# IUL

A

# CHRIOSTAIDH.

AN CEATHRAMH CLO-BHUALADH.

INNERNIS:
CLO-BHUAILTE AIG OFIG AN TEACHDAIRE.

MDCCCLXXII.

# CLAR-INNSE.



# CLAR-INNSE.

## NAM FEILLTEAN FOGARRACH.

| Bliath-na. | Tus a'Charghuis. | Di-don-Casga. | Dir-daoin Deas-Ghabhail. | Di-don-Caingis. | Corp Chriost. | 1d. Don-de 'n Aidbhen. |
|---|---|---|---|---|---|---|
| 1872 | February 14 | March 31 | May 9 | May 19 | May 30 | December 1 |
| 1873 | February 26 | April 13 | May 22 | June 1 | June 12 | November 30 |
| 1874 | February 18 | April 5 | May 14 | May 24 | June 4 | November 29 |
| 1875 | February 10 | March 28 | May 6 | May 16 | May 27 | November 28 |
| 1876 | February 23 | April 10 | May 19 | May 29 | June 9 | November 27 |
| 1877 | February 14 | April 1 | May 10 | May 20 | May 31 | December 2 |
| 1878 | March 6 | April 21 | May 30 | June 9 | June 20 | December 1 |
| 1879 | February 26 | April 13 | May 22 | June 1 | June 12 | November 30 |
| 1880 | February 11 | March 29 | May 7 | May 17 | May 28 | November 29 |
| 1881 | March 2 | April 17 | May 26 | June 5 | June 16 | November 27 |
| 1882 | February 22 | April 9 | May 18 | May 28 | June 8 | December 3 |
| 1883 | February 7 | March 25 | May 3 | May 13 | May 24 | December 2 |
| 1884 | February 27 | April 14 | May 23 | June 2 | June 13 | December 1 |
| 1885 | February 18 | April 5 | May 14 | May 24 | June 4 | November 29 |
| 1886 | March 3 | April 18 | May 27 | June 6 | June 17 | November 28 |
| 1887 | February 23 | April 10 | May 19 | May 29 | June 9 | November 27 |
| 1888 | February 15 | April 21 | May 11 | May 21 | June 1 | December 3 |
| 1889 | March 6 | April 21 | May 30 | June 9 | June 20 | December 1 |
| 1890 | February 19 | April 6 | May 15 | May 25 | June 5 | November 30 |

*Clar-innse nam Feiltean Neofhogarrach.*

| | |
|---|---|
| 1 Jan. | Là-na-bliadhn-ùir. |
| 6 Jan. | La-nan-tri-righ. |
| 28 June. | Traisg air-son Là Pheadair us Phòil. |
| 29 June. | Là Pheadair us Phòil. |
| 14 Aug. | Traisg air-son Là-'eill-Moire. |
| 15 Aug. | Là-'eill-Moire. |
| 31 Oct. | Traisg air-son Là-Samhna. |
| 1 Nov. | Là-Samhna. |
| 29 Nov. | Traisg air-son Là-'eill-Aindris. |
| 30 Nov. | Là-'eill-Aindris. |
| 24 Dec. | Traisg air-son Là-Nollaig. |
| 25 Dec. | Là-Nollaig. |

*Tha Traisg nan Amanan ri'n cumail air Di-ciaduin Di-haoine 's Di-sathurn.*

An dèis a chiad Dònach den Charghus.
An dèis Di-dònach Caingis.
An dèis a cheatramh-là-diag de mhios mhiadhonaich an fhaghair. (Sep.)
An dèis an tritheamh-là-diag de mhios mhiadhonaich a gheamhraidh. (Dec.)

Is laithean traisg cuideachd, Di-ciaduin 's Dihaoine san Aidbhen.

Air laithean traisg, 's air a h-uile Di-haoine, tha feoil ri seachnadh.

# IUL A CHRIOSTAIDH URNAIGHEAN.



Urnaigh an Tighearna, am Beannachadh Moire, a Chreud agus an t-Aideachadh, le suim an Teagaisg-Chriosta.

*Urnaigh an Tighearna.*

Ar n-Athair, a tha air nèamh, gum bu naomh a bhios t'ainm ; gun tigeadh do rioghachd ; gun dianar do thoil air talamh mar thathas ga dianamh air neamh. Thoir dhuinn an diugh ar n-aran lathail ; math dhuinn ar fiachan, mar a mhathas sinne do luchd ar fiach : 's na leig ann am buaireadh sinn ; ach saor sinn bho 'n olc. Amen.

*Am Beannachadh Moire.*

Fàilt dhut, a Mhoire, tha thu làn de na grasan ; tha an Tighearna maille riut ; is beannaichte thu measg nam mna ; agus is beannaichte toradh do bhronn, Iosa.

A Naomh Mhoire, Mhathair Dhé, guidh air ar sonne na peacaich, a nis, agus aig uair ar bàis. Amen.

*A Chreud.*

Creideam ann an Dia, an t-Athair, Uile-chumhachdach, Cruthadair neàmh agus talmhainn. Agus ann an Iosa Criost, aon Mhacsan, ar Tighearna; a ghineadh leis an Spiorad Naomh; a rugadh le Moire Oigh; a dh' fhuilig fo Phontius Pilat; a cheusadh; a fhuair bàs, sa thiodhlacadh; a chaidh sios a dh' ifrinn; a dh' èirich an treas latha bho na mairbh; a chaidh suas air neàmh; a tha na shuidhe air deas laimh Dhe an t-Athair Uile-chumhachdach; as a sin thig e rithisd, a thoirt breitheanais air bheo 's air mhairbh. Creideam anns an Spiorad Naomh; an Eaglais naomh Chaitliceach; Co-chomunn nan Naomh; Mathanas nam peacannan, Aiseirigh na coluinn, sa bheatha shiorruidh. Amen.

*An t-Aideachadh.*

Tha mi g-aideachadh do Dhia Uile-chumhachdach, do naomh Moire bha riamh na h-Oigh, do naomh Micheil an

t-Ard-aingeal, do naomh Eoin Baiste, do na naomh ostail Peadar agus Pòl, 's do na naoimh uile, ('s dhuibhs' Athair,) gun do pheacaich mi gu trom, lem smaointean, lem bhriathran, lem ghriomhan, lem choire fhein, lem choire fhein, lem mhor choire fhein. Air an aobhar sin, tha mi guidhe air naomh Moire bha riamh na h-Oigh, air naomh Micheil an t-Ard-aingeal, air naomh Eoin Baiste, air na naomh ostail Peadar us Pòl, 's air na naoimh uile, ('s oirbhs' Athair,) urnaigh a dhianamh ris an Tighearna ar Dia air mo shon. Amen.

*Tha* dhuibhs' Athair, *agus* oirbhs' Athair, *rim fagail a mach, ach an àm faoisid; oir tha* dhuibhs' Athair *a ciall-achadh ar n-athair eisdeachd.*

*Sia Fàintean na h-Eaglais.*

1. An Aifrionn eisdeachd air Di-dò-naich 's làithean feille.

2. An Carghus a thrasgadh gu glan, 's làithean àraid eile a chumail bho fheoil.

3. Faoisid ghlan a dhianamh aon uair sa bhliadhna, chuid is lagha.

4. Corp Chriosta ghlacail aon uair sa bhliadhna, 's gu h'àraid an àm na Càsga.

5. Deachamh a dhioladh do na pearsachan eaglais.

6. Gun phosadh le bainis sa Charghus, no san Aidbhen, no an taobh stigh den cheathramh glùn ginealaich.

*Na seachd Sacramaidean.*

| | |
|---|---|
| 1. Baisteadh | Mat. xxviii. 19. |
| 2. Dol-fo-laimh-Easpuig | Griomh. viii. 17. |
| 3. Corp-Chriosta | Mat. xxvi. 26. |
| 4. Faoisid | Eoin. xx. 23. |
| 5. Ola-ro-bhàs | Seum. v. 15. |
| 6. Ordugh naomh | Eoin. xx. 22. |
| 7. 'S posadh | Mat. xix. 6. |

*Na ceithir Friamh Shubhailcean.*

1. Gliocas. 2. Ceartas. 3. Neart. 4. Us Measarrachd.

*Na tri Subhailcean Diadhaidh.*

1. Creideamh. 2. Dòchas. 3. Agus Carrantachd.

*Seachd Tiodhlaicean an Spioraid Naoimh.*

1. Gliocas. 2. Tuigse. 3. Comhairle. 4. Neart. 5. Eolas. 6. Diadhachd. 7. 'S eagal an Tighearna. Isaias xi. 2.

*Dà Thoradh dhiag an Spioraid Naoimh.*

1. Carrantachd. 2. Aoibhneas. 3. Sìth. 4. Faighidin. 5. Fad-fhulangas. 6. Mathas. 7. Feileachd. 8. Caoimhneas. 9. Firinn. 10. Stuamachd. 11. Measarrachd. 12. Gimneachd. Gal. v. 22.

*Seachd Oibrichean Corporra na Trocaire.*

1. Biadh do 'n acrach. 2. Deoch don phàiteach. 3. Aodach don nochd. 4. Fardach don deoraidh. 5. Dol a choimhead air priosanaich. 7. 'S na mairbh adhlacadh.

*Seachd Oibrichean Spioradail na Trocaire.*

1. Am peacach a chronachadh. 2. An t-aineolach a sheoladh. 3. An teagmhach a chomhairleachadh. 4. Misneach a thoirt don bhrònach. 5. Gach eucoir fhulang le faighidin. 6. Mathanas a thoirt san eucoir. 7. Guidh air-son bheo agus mharbh.

*Na h-ochd Beannachdan.*

1. Is beannaichte iadsan a tha bochd nan spiorad: bhon is leo rioghachd Dhe. 2. Is beannaichte na daoine ciuin : bhona

gheobh iad seilbh air an talamh. 3. Is beannaichte luchd a bhròin: bhona gheobh iad sòlas. 4. Is beannaichte an fheadhainn air a bheil acras us pathadh a cheartais: bhona gheobh iad an riarachadh. 5. Is beannaichte na daoine trocaireach: bhona gheobh iad trocair. 6. Is beannaichte luchd a chridhe ghlain: bhona chi iad Dia. 7. Is beannaichte luchd-dhianamh na sìthe: bhona theirear clann Dé riu. 8. Is beannaichte an fheadhainn a dh' fhuiligeas geur-leanmhuinn air-son a cheartais: bhon is leo rioghachd Dhé. Mat. v. 3.

*An dà Shubhaîlc anns a bheil suim an Lagha 's nam Fàintean.*

1. Bheir thu gaol don Tighearna do Dhia le t' uile chridhe, le 't uile anam, le t' uile inntinn, 's le t' uile neart. 2. 'S dhad choimhearsnach mar dhut fhein.

*Tri Iuchraichean Fhlathanais.*

1. Urnaigh. 2. Traisg. 3. Us Deirc.

*Tri Chomhairlean an t-Soisgeil.*

1. Deoin-bhochdainn. 2. Gna-ghimneachd. 3. Lan-umhlachd.

*Na seachd Peacannan bàis.*

| | Na seachd subhailc-ean a chlaoidheas iad | |
|---|---|---|
| 1. Uabhar | | Irioslachd. |
| 2. Sannt. | | Fialachd. |
| 3. Drûis. | | gîmneachd. |
| 4. Craos. | | Measarrachd. |
| 5. Fearg. | | Faighidin. |
| 6. Farmad. | | Carrantachd. |
| 7. Agus leisg. | | Iasgachd. |

*Na sia Peacannan tha an agaidh an Spioraid Naoimh.*

1. Ao-dochas. 2. Danadas air trocair Dhé. 3. Cur an aghaidh na firinn as a riochd. 4. Farmad á math spioriadail an atharraich. 5. Rag-leanmhuinn ri staid a pheacaidh. 6. Neo-aithreachas deireannach.

*Na ceithir Peacannan tha g-eigheach diughaltais bho Fhlathanas.*

1. Murt. 2. Peacadh Shodoim. 3. Ainneart air daoine bochda. 4. Agus an tuarasdal a chumail bho chosnaich.

*Na naoi Doighean anns am faod sinn a bhith coireach am peacadh an atharraich.*

1. Le Ordugh. 2. Le aonta. 3. Le comhnadh. 4. Le comhairle. 5. Le

brosgul. 6. Le impidh. 7. Le dìon. 8. Le cleith. 9. Le tosdachd.

*Na ceithir Nichean deireannach.*

1. Bàs. 2. Breitheanas. 3. Ifrionn. 4. Agus Flathanas.

## URNAIGH MAIDNE.

An Ainm an Athar, agus a Mhic, agus an Spioraid naoimh. Amen.

*Cuir thu fhein am fianuis Dé agus iarr a chomhnadh. Abair a Phaidir, am Beannachadh Moire, a Chreud, agus an t-Aideachadh.*

O Dhia shiorruidh, Uile-chumhachdaich, tha mi creidsinn gu daingean gu bheil thu lathair ann a so, gu bheil thu daonnan a faicinn mo ghriomhan, agus a gabhail beachd air smaointean uaigneach mo chridhe. Is peacach truagh mise nach fhiach tighinn ad fhianuis. Tha sgàth orm labhairt riut. Ach, O mo Dhia, bhon tha thusa uile-mhathasach, agus uile-throcaireach; 's bho nach aill leat bàs a pheacaich, ach gun till e riut, 's gum bi e beo: tha mi cur romham a nis cul a chur rim pheacannan, agus a bhith dileas gu bràch nad sheirbheis

naoimh. O Thighearna, le cuideachadh do ghràs cha dian mi tuilleadh eucoir ort. Tha mi ann am meinn do mhathais agus do throcair. Tha mi 'n earbsa laidir, tro thoillteanas Iosa Criost, gun eisd thu rium, gun neartaich thu mo thoil, agus gum faigh mi comhnadh an Spioraid Naoimh, gus mo dhleasnas maidne chur an ceill anns an doigh a bhios taitneach leatsa, agus a choisneas grasan dha m' anam.

O Athair shiorruidh, a tha lionadh nam flathas is airde led ghloir, tha mi gam umhlachadh fhein ad lathair, agus a toirt aoraidh, molaidh, us cliu dha t'ainm naomh air-son nan grasan lionar a bhuilich thu orm; air-son mo chruthachadh air reir t'iomhaigh agus do choltais fhein; mo shaoradh le fuil phriseil do Mhic ionmhuinn, agus mo naomhachadh leis an Spiorad Naomh: agus air-son mo thoirt sabhailt as gach cunnart san robh mi riamh gu toiseach an latha diugh. O mo Dhia, bi maille rium air an latha so, agus air gach latha dhem shaoghail. Dian mo chomhnadh gu gluasad gu stuama, beusach, umhlaidh, faighidneach, carthannach nad lathair naomh air an latha so. O mo Dhia, gleidh mi bho gach olc

air an latha'n diugh; treoraich mo cheuman air slighe na còrach, agus na sìthe; neartaich mi gus a h-uile nì dhianamh gu leasachadh do ghloir; lion mo chridhe le fuath agus gràin air a pheacadh dheisneach, agus gu h-araid na peacannan is mua a chuir m' anam ann an cunnart. O Thighearna, tha aithreachas orm air-son gach peacaidh a rinn mi riamh; tha mi cur romham, le cuideachadh do ghràs, gun seachainn mi iad á so suas. O Shlànair bheannaichte, gabh truas dhiom; tha mo nadur lag, coirbte, claon a dh' ionnsaidh an uilc; tha namhaid m' anma an geall air mo mhealladh, mo sgaradh bhod ghloir, agus mo sgriosadh gu siorruidh. Iosa, na treig mi as leth na fala priseil a thaom bhod lotan cràiteach air fiodh na croise. Cuidich mi gu buaidh fhaotainn air m' ana-miannan, agus air mo naimhdean spioradail, 's gus a h-uile dleasnas a bhuineas dham staid a choimhlionadh; na biom mua 's iomaguineach, no mua 's deidheil, air gnothaichean saoghalta a dhol leam. Anns gach crois agus trioblaid a thig am rathad, dian striochte mi rid thoil naoimh, agus lan-leagte ri stiuradh do fhreasdail bheannaichte. Beannaich

mo ghriomhan, rian mo bheachd led ghrasan; los gum bi mo bheatha gu h-iomlan, agus uile smaointean mo chridhe, gud bharrachd gloir, gu feum an atharraich, 's gu sabhaladh siorruidh dha m' anam fhein. Amen.

Tha mi toirt aoraidh us gloire dhut, O Thrionaid bheannaichte, a Dhia Uilechumhachdaich, Athair, a Mhic, agus a Spioraid Naoimh. Tha mi gam liubhairt fhein dhut, agus a g-achanaich ort gach nì tha mi-thaitneach leat a thoirt air falbh bhuam, agus bho na creidich uile; agus gach nì a tha freagarrach ad lathair a thoirt duinn. Deonaich gun dian sinn do thoil air talamh, gus sòlas fhlathanais a chosnadh mar dhuais.

Riuts', O Thighearna, tha mi g-earbsa m' anma agus mo choluinn *(mo theaghlaich, mo pharantan, mo bhraithrean, mo pheathraichean)*, mo chairdean, mo dhìslean, mo luchd-eolais, agus gach aon airson a bheil e mar fhiachan orm guidh. O Thighearna stiuir led ghliocas, agus dion led chumhachd, an Eaglais naomh Chaitliceach, ar righ dligheach, agus an rioghachd so. O Thighearna, deonaich gum faigh an cinne-daonda gu leir eolas ort;

agus gun toir gach neach onair, urram us gaol dhut. Thoir an sluagh a tha air seachran gu slighe na firinn; thoir solus do chreidimh ghras oir dhaibhsa th' ann an dorchadas, an aineolas, no 'n eiriceachd. O Thighearna, thoir cobhair us furtachd dha gach aon tha an trioblaid, an teinn, no 'm buaireadh; fuasgail air gach aon a tha 'n trioblaid thaobh anma no cuirp. Bithemid gu leir fod dhidean naoimh. Thoir mathanas do na Criostaidhean tha an talamh nam beo, agus fois shiorruidh do na creidich a dh' fhag a bheathasa. Amen.

*Urnaigh do 'n Aingeal Chomhaideach.*

Aingil Dé, a fhuair mar chùram bho Athair na trocair buachailleachd naomh a dhianamh ormsa air an latha an diugh, gleidh mi bho gach cunnart; stiuir mo thriall air slighe na còrach; dian iul dhomh nis, agus dion m' anam aig uair mo bhàis. Amen.

*Am Beannachadh.*

Sìth an Tighearn Iosa Criosta, toradh fhulangais naoimh, dion nan Aingeal, eadar-ghuidh na h-Oighe beannaichte

Moire, nan Naomh, 's nan daoine taghte air fad, gun robh maille ruinn. Amen.

*Fàilt an Aingil.*

Labhair an t-Aingeal ri Moire: agus ghin ise leis an Spiorad Naomh. Failt dhut, &c.

Seall bean-mhuinntir an Tighearna: biodh e diante dhomh a reir t' fhacail. Fàilt dhut, &c.

Ghabh am Facal nadur daonda: 's rinn e comhnuidh nar measg. Fàilt dhut, &c.

*Guidhemid.*

A Thighearna, doirt do ghrasan nar cridheachan, air chor 's mar fhuair sinn fiosrachadh le teachdaireachd aingil, air do Mhac Iosa Criost a ghabhail naduir daonda, gun ruig sinn, as leth a phàis, agus a cheusaidh, air gloir na h-aiseirigh: tro Iosa Criost ar Tighearna. Amen.

*Griomhan Creidimh, Dochais, agus Graidh, &c. a dh' fhaodar a chur ris an Urnaigh mhaidne.*

*Urnaigh.*

O Dhia shiorruidh Uile-chumhachdaich, thoir dhuinn leasachadh creidimh, dochais,

agus graidh; agus, gus an toill sinn greim fhaotainn air na nichean tha thu gealltainn duinn, thoir dhuinn gaol air na nichean tha thu g-àithneadh oirnn as leth Iosa Críost, ar Tighearna. Amen.

*Griomh Creidimh.*

Tha mi creidsinn gu daingean gu bheil aon Dia ann; agus gu bheil anns an aon Dia so, tri pearsachan, an t-Athair, agus am Mac, agus an Spiorad Naomh. Guna ghabh am Mac nadur daonda air giùlan na h-Oighe Moire le cumhachd an Spioraid Naoimh; gun d' fhuilig e pàis agus bàs air ar son anns an nadur dhaonda sin; gun d' eirich e rithisd bhon bhás; gun deach e suas air nèamh; 's gun tig e á sin a rithisd a thoirt gloire siorruidh do na daoine diadhaidh, agus pein siorruidh do na daoine mi-dhiadhaidh. Thuilleadh air sin, tha mi creidsinn gach aon nì tha 'n Eaglais naomh Chaitliceach a cur mum choinneamh a chreidsinn: a chionn 's gur e Dia na firinn nach urrainn mealladh, no bhith air a mhealladh, a shoillsich gach firinn di.

*Griomh Dòchais.*

O mo Dhia, chionn's gu bheil thu uile-chumhachdach, uile-throcaireach, agus

uile-mhathasach, agus ro-fhirinneach nad ghealladh, tha mi 'n earbsa gun toir thu mathanas domh nam pheacannan as leth toillteanais do Mhic Iosa Criost; agus gun cuidich thu mi led ghrasan gu griomhan math a dhianamh, leis an coisinn mi a bheatha mhaireannach a tha thu gealtainn duinn anns na flathas.

*Griomh Graidh.*

O mo Dhia, bhona tha thu uile-mhath unnad fhein agus uile-mhathasach dhomhsa, tha mi toirt gaoil dut thar gach nì, le m' uile chridhe, le m' uile anam, le m' uile inntinn, agus le m' uile neart; agus airson do ghaoilse tha mi deonach dealachadh ris a h-uile nì a roghainn air thus a chall leis a pheacadh.

*Griomh Carrantachd.*

O mo Dhia, a tha cho gaolach air a chinne-daonda, chionn guna chruthaich thu mo choimhearsnach ri t' iomhaigh fhein, gu bheil gaol agads air, agus gun deach a cheannach le fuil Iosa Criosta; si mo thoil gaol a thoirt dham choimhearsnach mar dhomh fhein, air reir ordugh naomh do lagha. Bhom chridhe tha mi toirt math-

anais don h-uile h-aon a chuir corruich riamh orm ; agus mar a tha mo dhùil fein ri mathanas, si m' achanaich gun ruigeadh gach duine air grasan, trocair, agus sabhaladh siorruidh.

*Griomh Aithreachais.*

O mo Dhia, dha bheil mi toirt gaoil os cionn gach nì, is duilich leam bho ghrund mo chridhe guna chuir mi miothlachd riamh ort lem pheacannan ; agus le comhnadh do ghras tha mi cur romham á so suas, gun seachainn mi gu ro-churamach h-uile peacadh, agus h-uile ceann-aobhair peacaidh.

---

## URNAIGH OIDHCHE.

*Cuir thu fhein am fianuis Dé, agus iarr a chomhnadh.*

An ainm an Athar, agus a Mhic, agus an Spioraid Naoimh. Amen.

Beannaichte gun robh an Trionad naomh neo-dhealaichte, a nis agus gu siorruidh. Amen.

A Spioraid Naoimh, thig agus lion cridheachan do chreideach, agus las unnta teine caomh do ghaoil.

*Abair a* Phaidir, *am* Beannachadh

Moire *agus a* Chreud; *agus thoir taing do Dhia air-son gach tiodhlaic a bhuilich e ort, gu h-araid air an latha an diugh.*

O mo Dhia, tha mi creidsinn gu bheil thu lathair ann a so, agus a leirsinn mo smaointean, mo bhriathran, agus mo dhianadas. Tha curam mor agad dhiom; tha do ghaol domh thar tomhas; daonnan tha thu buileachadh ghrasan mora lionar orm, agus gam ghleidheadh bho olc: shaor thu mi le fulangas doruinneach, 's le bàs maslach do Mhic Iosa Criosta. Is tric a rinn mi eucoir ort, is tric a bha mo pheacannan graineil toillteanach air bàs obann agus pian shiorruidh. Ach, ô mo Dhia phriseil, thug thu fathamas domh, agus nad mhor throcair thug thu cuideachd uine agus comas an aithreachais domh, ged nach b' airidh air mi. O moladh, cliu, onair agus gloir gun robh dhuts', a Dhia uile-bheannaichte, air-son nan grasan lionar a bhuilich thu orm, agus gu sonraichte air an latha an diugh. O Naoimh us Ainglean fhlathanais, thugaibh taing us moladh do Dhia air-son a mhathais agus a throcaire dhomhsa.

*An so guidh air Dia peacannan an latha an diugh a chur an cuimhne dhut,*

*agus aithreachas trom a thoirt dut air an son, agus abair:—*

Athair na soillse, a thuirt: "*Biodh solus ann, agus bha solus ann,*" fuadaich le solus do ghras dorchadas m' aineolais, a tha cumail graineileachd a pheacaidh am falach orm; soilleirich dhomh gach doigh air na thoill mi do dhiumb air na latha an diugh, le smaointean, briathran, dianadas no dearmad. Thoir domh cridhe iriosal brònach air-son mo chiontan, agus rùn laidir an seachnadh à so suas.

*Rannsaich a nis do chogais, seall air do ghiùlan rè an latha. Co a chuideachda anns an robh thu? Mar an ciadna, coimhead air na peacannan anns na thuit thu, agus a rinn thu an aghaidh Dhé, an aghaidh do choimhearsnaich, agus ad aghaidh fhein. Agus beachdaich ciamar a choimhlion thu gach dleasnas a tha do staid a g-iarraidh ort.*

### *An aghaidh Dhé.*

An robh dearmad sa bith air dleasnas t' anma? An robh diochuimhne air 't urnaigh, cion suim no cion durachd innte? Na chuir thu an aghaidh grasan Dé? An tug thu ainm an diamhanas? An robh

thu lag-dhòchasach, neo-leagte ri toil Dé, mi-fhaighidneach?

*An aghaidh do Choimhearsnaich.*

An robh thu ciontach, am breith obainn, fuath, eud, farmad, tàir, rùn diughaltais, comhstri, droch-cainnt, cul-chaineadh, trod, anaceart, dolaidh air a chuid no chliu? Ciontach an aimhreit, droch-shamhla, as-umhlachd? No 'n robh thu mi-dhileas, mi-charthanach, cealgach?

*Ad aghaidh fhein.*

A gabhail tlachd asad fhein, eisimealach ri daoine, coireach an smaointean faoin no peacach; a cumail rùin eucoraich no neo-bheusaich; ri briathran gorach no sgainnealach? An robh thu coireach am mi-ghimneachd ad chridhe, ad fhacal no ad dhianadas; am mi-stuamachd, leisg no dearmad air dleasnas air bith?

*An so abair an t-*Aideachadh.
*Urnaigh.*

O mo Dhia, tha mi brònach bho ghrunnd mo chridhe air-son nam peacannan so, agus gach peacaidh a rinn mi riamh. Tha mi cur romham le comhnadh do ghras gun seachainn mi iad á so suas. O Athair

shiorruidh gabh truas dhiom, air sgàth fulangas Chriosta thoir mathanas domh. M' aimideachd agus mo ghoraich bithidh mi caoidh gu bràch. Och mo dhòruinn! chuir mi cul ri mo Dhia; chaill mi mo chòir air flathanas: chuir m' ana-miannan mi an cunnart mo thilgeadh ann an lasraichean iutharna. Air-son toileachaidh gearr truaillidh dha mo choluinn ghranda, rinn mi am peacadh deisneach gàbhaidh. O Dhia, dian trocair orm a reir do mhor throcaire: thoir mathanas domh 's dian reite rium: oir cha n-aill leat bàs a pheacaich, ach gun till e 's gum bi e beo. Tha mis a tilleadh riut, a Thighearna, na leig mi air seachran tuille. Bithidh m' aithreachas cho trom 's gum bi aoibhneas air cùirt fhlathanais as mo leth. O Shlànair, glan m' anam led fhuil phriseil, 's bithidh mi nas gile na sneachd. Air cridhe iriosal agus brùite, a Thighearna, cha dian thu tàir. Thighearn a chruthaich á neoni mi, is fhada a bha mi gun eolas ort. O Dhia nam feart, gun aireamh, gun tomhas, gur fada bha mise gun ghaol a thoirt dut. A Tighearna, cruthaich cridhe glan am chom, agus fadaidh ann teine dìan do ghraidh; lion e le fuath agus gràin air a pheacadh;

so an aon nì a tha mi g-achanaich ort á uchd fulangas agus pàis Chriosta. Rim bheo tuille na leig dhomh tuiteam ann am peacadh a tha toilltinn iutharna.

*Ann a so dian do shìth ri Dia, agus cuir thu fhein san staid anns am bu mhiann leat a bhith aig uair do bhàis; agus abair an urnaigh so.*

O mo Dhia, tha mi coimhead air a bhàs mar chìs umhlachd a th' agam ri dhiol dhad mhorachd dhiadhaidh, agus mar pheanas a tha mo pheacannan a toilltinn. Tha mi tairgse dòruinn us anradh mo bhàis dut maille ri pàis agus bàs mo Shlànair Iosa Criosta: gabh, ô Thighearna m' fhulangas deireannach an èirig mo pheacannan. O deonaich dhomh bhith an staid nan gras aig an uair ghàbhaidh sin. Teasraig mi, ô Iosa, a nis agus gu siorruidh bho chumhachdan an dorchadais.

Tha mi gam liubhairt fhein eadar cholunn agus anam do Dhia an t-Athair a chruthaich mi, do Iosa Criost mo Shlànair a cheannaich mi le fhuil phriseil, agus do'n Spioraid Naomh a ghlan mi aig tobar a Bhaistidh.

A Thighearn Iosa Criosta, gabh curam dhe m' anam: Aingil naoimh a tha mar

gheard orm bho Athair na soillse, bi mar fhreiceadan orm air an oidhche nochd agus aig uair mo bhàis. Amen.

A Thighearna, gabh comhnuidh nar measg : fuadaich bhuainn ar namhaid spioradail. Biodh eadar-ghuidhe Naomh Mhoire, nan aingeal, agus nan naomh air fad gar gleidheadh ann an sìth. Gun robh fois aig anman nam marbh chreideach, tro Iosa Chriost ar Tighearna, Amen.

*Abair an so na* Griomhan Creidimh, Dochais, &c. *mar sa mhaduinn, agus cuir crioch air an urnaigh le* Fàilt an Aingil.

*Faodar na* Leadanan *a leanas a radh much no anamuch, air reir ùine agus cràbhaidh gach aon ; faodaidh ceann-teaghlaich an gabhail le freagradh ; no aon neach a freagairt air a shon fhein.*

---

## LEADAN IOSA.

A Thighearna, dian trocair oirnn.
A Chriosta, dian trocair oirnn.
A Thighearna, dian trocair oirnn.
A Chriost, eisd ruinn.
A Chriosta, gu grasor eisd ruinn.
A Dhia Athair fhlathanais. *Dian trocair oirnn.*

A Mhic Dhé, a Shlànair an t-saoghail.
A Spioraid Naoimh.
A Thrionaid naomh aon Dia.
Ios, a Mhic an Dé bheo,
Ios, a Sholuis an Athar,
Ios, a Dhearrsa an t-Soluis shiorruidh,
Ios, a Righ na Glòrach,
Iosa, Ghrian a Cheartais,
Ios, a Mhic na h-Oighe Moire,
Iosa, dha bheil ainm miarailteach ri luaidh,
Ios, a Dhé chumhachdaich,
Ios, Athair an t-saoghail tha ri tighinn,
Ios, Aingil na comhairle is airde,
Iosa, ro-chumhachdaich,
Iosa, ro fhaighidnich,
Iosa, ro-umhlaidh,
Ios, a tha ciuin us iriosal an cridhe,
Iosa, leis an toil gimneachd,
Iosa, leis an toil sinne,
Ios, a Dhé na sìthe,
Ios, Ughdair na beatha,
Ios, a Sgàthain nan subhailcean,
Iosa, ro-eudmhoir mu anman,
Ios, ar Dia,
Ios, Athair nam bochd,
Ios, iuntais nan creideach,
Ios, a dheagh Bhuachaille,

*Dian trocair oirnn.*

Ios, a Sholuis fhirinnich,
Ios, a Ghliocais shiorruidh,
Ios, a Mhathais gun aireamh,
Ios, an t-Slighe, an Fhirinn, agus a Bheatha,
Ios, a Shòlais nan Aingeal,
Ios, a Righ nan aithriche naomh,
Ios, a Sholuis nam fàidhean,
Ios, a Mhaighstir nan ostal,
Iosa, Fhir-teagaisg nan soisgeulach,
Ios, a Spionnaidh nam mairtirean,
Ios, a Sholuis nan aidmheileach,
Ios, a Luaidh nan oighean,
Ios, a Chrùin nan naomh uile.

*Dian trocair oirnn.*

Bi trocaireach ruinn. *Dian fathamas ruinn ô Thighearn Iosa.*
Bi trocaireach ruinn. *Eisd ruinn, ô Thighearn Iosa.*
Bhon h-uile olc,
Bhon h-uile peacadh,
Bho t' fheirg,
Bho mhealltaireachd an droch spioraid,
Bho Spiorad na neo-ghlaine,
Bho bhàs siorruidh,
As leth rùn-diomhair do dhaondachd beannaichte,
As leth do bhreith

*Suor sinn, ô Thighearn Iosa.*

As leth do naoidheanachd beannaichte,
As leth do chaithe-beatha diadhaidh,
As leth do shaothair agus do thriall,
As leth do spairn agus t'fhalluis fhala,
As leth do chroise us do phàis,
As leth do phèin agus do dhòruinn,
As leth do bhàis agus t' adhlacaidh,
As leth t' aiseirigh glormhoir,
As leth do dheasghabhail mhiarailtich,
As leth t' aoibhneis us do ghloir,
Air latha a bhreitheanais,

*Saor sinn, ô Tighearn Iosa.*

Uain Dé tha toirt air falbh peacaidh an t-saoghail, *Dian fathamas ruinn, ô Thighearn Iosa.*

Uain Dé tha toirt air falbh peacaidh an t-saoghail, *Eisd ruinn, ô Thighearn Iosa.*

Uain Dé tha toirt air falbh peaçaidh an t-saoghail, *Dian trocair oirnn, ô Thighearn Iosa.*

Iosa Chriost, eisd ruinn. Iosa Chriosta, gu trocaireach eisd ruinn.

*Dianamaid urnaigh.*

A Thighearn Iosa Chriost, a thuirt: Iarraibh agus bheirear dhuibh ; siribh, agus gheobh sibh ; buailibh, agus fosglar dhuibh ; thoir do dh' umhlachd ar n-

achanaich, tha sinn a guidh ort, grasan diadhaidh do ghaoil, ann an rathad 's gum bi sinn a toirt graidh dhut an cònuidh ler n-uile cridhe, agus a moladh sa g-ardachadh t' ainm gun lasachadh.

O Shlànair dhiadhaidh, cuir us cum fiamh, us gaol t' ainm naoimh nar cridheachan ; oir tha thu an cònuidh a seoladh agus a stiuradh led ghrasan na feadhnach dha bheil thu toirt faghluim bhunailtich air do ghradh, a Dhia, a tha ann am beatha sa riagladh bho shaoghal gu saoghal.

O Dhia, a dh' ordaich t' aona-ghin Mhic na Shlànair do chlann-daoine, 'sa dh' iarr Ios a thoirt mar ainm air, thoir duinn nad throcair gum meal sinn a shealladh glormhorsa ann am flathanas, dha bheil sinn a toirt aoraidh air talamh : a tha maille riuts agus an Spiorad Naomh, na Dhia, ann am beatha 'sa rian, fad shaoghal nan saoghal. Amen.

---

## LEADAN MHOIRE.

Tha sinn a ruith fod dhion, a naomh Mhoire mhathar Dhé, na diult eisdeachd rir n-achanaich an àm an fheuma, ô Oigh ghlormhor bheannaichte.

A Thighearna, dian trocair oirnn. A Chriosta, dian trocair oirnn. A Thighearna, dian trocair oirnn.

A Chriost, eisd ruinn. A Chriosta, gu grasor eisd ruinn.

A Dhia Athair nam flathas, *Dian trocair oirnn.*

A Dhia Mhic, Fhir-saoraidh an t-saoghail, *Dian trocair oirnn.*

A Dhia Spioraid Naoimh, *Dian trocair oirnn.*

A Thrionaid Naomh aon Dhia, *Dian trocair oirnn.*

A Naomh Mhoire, *Guidh air ar son.*

A Mhathair naomh Dhé,
Oigh naomh nan oighean,
A Mhathair Chriosta,
A Mhathair nan grasan diadhaidh,
A Mhathair ro-ghlan,
A Mhathair ro-ghimnidh,
A Mhathair gun truailleadh,
A Mhathair gun smal,
A Mhathair ro-ghradhach,
A Mhathair ro-iongatach,
A Mhathair ar Cruthadair,
A Mhathair ar Slànair,
Oigh ro-ghlic,
Oigh ro-mheasail,

*Guidh air ar son.*

Oigh ro-chliuiteach,
Oigh ro-chumhachdach,
Oigh ro-throcaireach,
Oigh ro- dhileas,
A Sgàthain a cheartais,
Arois a ghliocais,
A Chinn-aobhair ar sòlais,
A Shaghaich Spioradail,
A Shaghaich urramaich,
A Shaghaich ro-chrabhach,
A Rôis dhiomhair,
A Thùir Dhài,
A Thùir na maise,
A Ghrianain òir,
Airc a chumhnant,
A Dhoruis fhlathanais,
A Reul na maidne,
A Dhidean nam peacach,
A Chobhair nan deoiridh,
A Thaic nan Criostaidhean,
A Bhànrinn nan aingeal,
A Bhànrinn nan athriche naomh,
A Bhànrinn nam fàidhean,
A Bhànrinn nan ostal,
A Bhànrinn nam mairtirean,
A Bhànrinn nan aidmheileach,
A Bhànrinn nan oighean,
A Bhànrinn nan naomh uile,

*Guidh air ar son*

Uain Dé, tha toirt air falbh peacannan an t-saoghail, *Dian fathamas ruinn*, ô *Thighearna.*

Uain Dé, tha toirt air falbh peacannan an t-saoghail, *Dian trocair oirnn.*

A Chroist, eisd ruinn.

A Thighearna, dian trocair oirnn

A Chriosta, dian trocair oirnn.

Ar n-Athair a ta air nèamh, &c. *(os iosal.)*

Tha sinn a ruith fod sgèith, a Mhathair bheannaichte Dhé, na diult ar n-iarratas an àm an fheuma, ach saor sinn bho gach cunnart, Oigh ghlormhor agus bheannaichte.

V. Guidh air ar son, a Mhathair Bheannaichte a ghineadh gun pheacadh.

R. Los gun toill sinn gealladh Chriosta.

*Dianamaid urnaigh.*

Doirt, a Thighearna, tha sinn a guidh ort, do ghrasan nar cridheachan, air chor 's gum faod sinne, a fhuair fios air daondachd do Mhic Iosa Criosta le teachdaireachd aingil, ruigheachd, as leth a phàis agus a chroise, air gloir aiseirigh; tro Iosa Criost ar Thighearna. Amen.

Comhnadh Dhé gun robh daonnan maille ruinn. Amen.

Fois gun robh aig anman nam marbh chreideach tro iochd Dhé. Amen.

---

## LEADAN NAN NAOMH.

A Thighearna, dian trocair oirnn. A Chriosta, dian trocair oirnn. A Thighearna, dian trocair oirnn. A Chriost, eisd ruinn.

A Dhia, Athair nam flathas, *Dian trocair oirnn.*

A Mhic, Fhir-saoraidh an t-saoghail, *Dian trocair cirnn.*

A Spioraid Naoimh, *Dian trccair oirnn.*

A Thrionaid Naomh, aon Dia, *Dian trocair oirnn.*

A Naomh Mhoire, *Guidh air ar son.*
A Mhathair naomh Dhé,
Oigh naomh nan oighean,
N. Mhichel,
N. Ghabriel,
N. Raphael,
Ainglean naomha us Ard-ainghlean uile, *Guidibh, &c.*
Gach Ordugh dhe na Spioraid bheannaichte,
N. Eoin-Bhaiste,
N. Joseph,

*Guidh no guidhibh air ar son.*

Aithrichean us Fhàidhean naomh uile,
N. Pheadair,
N. Phòil,
N. Aindris,
N. Sheumais,
N. Eoin,
N. Thomais,
N. Sheumais,
N. Philip,
N. Bhartholomé,
N. Mhathu,
N. Shìmoin,
N. Thadé,
N. Mhathìas,
N. Barnabais,
N. Luc,
N. Mharc,
Ostala agus a Shoisgeulaich naomh uile,
Uile Dheisciobuil naomh an Tighearna.

*Guidh no guidhibh air ar son.*

Naoidheana naomh uile,
N. Stephain,
N. Labhruin,
N. Bhincent,
NN. Fhabian us Shebastian,
NN. Eoin us Phoil,
NN. Chosmain us Dhamian,
NN. Gherbhàsi us Phrotàsi,
Mhairtirean naomh uile,

N. Shilbhester,
N. Ghregori,
N. Ambrois,
N. Uistein,
N. Ierom,
N. Mhairtein,
N. Neacail,
Easpuigean us Aidmheilich naomh uile·
Ollamha naomh uile,
N. Antoni,
N. Bhenedic,
N. Bhernaird,
N. Fhranse,
Shagairtean us Lebhitich naomh uile,
Mhanaich us Aonaranaich naomh uile,
N. Mhoire Mhagdalen,
N. Agatha,
N. Luci,
N. Agnes,
N. Hesali,
N. Chatriona,
N. Anastasia,
N. Bhride,
Oighean sa Bhantraichean naomh uile,

*Guidh no guibhidh ar air son.*

*Guidhibh air ar son.*

A Naoimh sa Bhan-naoimh uile, *Dian-aibh eadar-ghuidhe air ar son.*

Bi trocaireach ruinn, *Dian fathamas ruinn, ô Thighearna.*

Bi trocaireach, *Eisd ruinn, ô Thighearna.*

Bhon h-uile olc,
Bhon h-uile peacadh,
Bho t' fheirg,
Bho bhàs obann us mi-uidheamaichte,
Bho mhealltaireachd an droch spioraid,
Bho dhealanach 's bho stoirm,
Bho spioraid na drùise,
Bho bhàs siorruidh,
As leth diomhaireachd do dhaondachd,
As leth do thighinn,
As leth do bhreith,
As leth do bhaistidh 's do thraisge naoimh,

*Saor sinn, ô Thighearna.*

As leth do chrois agus do phàis,
As leth do bhàis agus do thiodhlacaidh,
As leth t' aiseirigh naoimh,
As leth do dheasghabhail mhiarailtich,
As leth tighinn an Spioraid Naoimh an Cofhurtair.
Air latha a bhreitheanais,

Sinne na peacaich, *Deonaich eisdeachd ruinn,*

Gun tugadh tu fathamas duinn,

Gun tagadh tu mathanas duinn,

Gun tugadh tu gu fior aithreachas sinn,

Gum b'i do thoil t' Eaglais naomh a stiuradh sa dhion,

Gum b'i do thoil Ceannard na h-Eaglais sa chuid eile dhen Chleir a chumail rin dleasnas,

Gum b'i do thoil naimhdean na h-Eaglais a smachdachadh,

Gum b'i do thoil sìth agus fior chordadh a chur eadar prionnsachan Criostail,

Gum b'i do thoil sìth agus aontachd a chur am measg h-uile pobuill Chriostail,

*Deonaich eisdeachd ruinn.*

Gum b'i do thoil sinne fhein a neartachadh sa steidheachadh ann ad sheirbheis naoimh fhein,

Gum b'i do thoil ar cridhe thogail gu smoaintean diadhaidh,

Gum b'i do thoil ar n-anam fhein us anman ar braithrean, ar dàimhich, 's ar luchd-mathais a thiarnadh bho dhìteadh siorruidh.

Gum b'i do thoil fàs agus cinneachadh a thoirt do phòr an talmhainn,

Gum b'i do thoil fois shiorruidh a thoirt do dh' anman nam marbh chreideach uile.

Gum b'i do thoil cluas a thoirt dhar n-achanaich,

A Mhic Dhé. *Deonaich eisneachd ruinn.*

Uain Dé, a tha toirt air falbh peacannan an t-saoghail, *Thoir fathamas duinn.*

Uain Dé, a tha toirt air falbh peacannanan t-saoghail, *Eisd ruinn, ô Thighearna.*

Uain Dé, a tha toirt air falbh peacannan an t-saoghail, *Dian trocair oirnn.*

A Chriost, eisd ruinn. A Chriost, eisd gu trocaireach ruinn. A Thighearna, dian trocair oirnn. A Chriosta, dian trocair oirnn. A Thighearna, dian trocair oirnn. Ar n-Athair a tha air nèamh, &c. *(le guth iosal.)*

V. Na leig ann am buaireadh sinn. R. Ach saor sinn bho 'n olc. Amen.

## LXIX. SALM.

A Dhia, thig gum chomhnadh: A Thighearna, greas gum chuideachadh.

Iadsan biodh air na nàireachadh 's air am maslachadh a tha sireadh cur as dha m' anam.

Air an tilleadh air an ais agus air am maslachadh, gun robh iadsan a tha g-iarraidh uilc dhomh.

Air an grad thionndadh air an ais gu naireach, gun robh iadsan a their rium : Ro-mhath, ro-mhath.

Lan shòlas us aighir unnadsa gun robh acasan uile tha 'n geall ort ; 's gum b'e siorghuth luchd-déidh air t' Fhear-saoraidh : Gum bu ghlormhor a bhios a Thighearna.

Ach is duine eiginneach bochd mise : a Dhia, dian mo chomhnadh.

Mo chul-taic 's m' fhear-fuasglaidh gar tusa fein : a Thighearna na dian moille.

Gloir do 'n Athair, 's don Mhac, 's don Spiorad Naomh ; Mar bha, 's mar tha, 's mar bhitheas fad shaoghal nan saoghal.

V. Sabhail do sheirbhisich. R. Tha cur an dòchais unnad, mo Dhia.

V. Nad dhaingneach laidir bi dhuinn, a Thighearna. R. Bho aodann an namhaid.

V. Na dianadh an namhaid beud oirnn. R. Us mac an uilc na dianadh ar dolaidh.

V. A Thighearna, na buin ruinn a reir ar peacannan. R. 'S na biodh do dhiughaltas mar ar toillteanas.

V. Guidhemid air-son ar n-Ard-easpuig

N. R. Gun gleidheadh an Tighearna e, gun neartaicheadh e e, gun tugadh e dea-shoirbheas dha air thalamh, agus na leigeadh e gu mìorun a namhaid e.

V. Guidhemid air-son ar luchd-mathais. R. Deonaich, a Thighearn, as leth t'ainm fhein, a bheatha shiorruidh thoirt dhar luchd-mathais gu leir.

V. Guidhemid air-son anman nam marbh chreideach. R. Fois shiorruidh thoir dhaibh, a Thighearna; agus solus nach dibir dearrsadh orra.

N. Gun robh am fois ann an sìth. R. Amen.

V. Guidhemid air-son nam braithrean nach eil san lathair. R. Sabhail, mo Dhia, do sheirbhisich, a tha cur an dòchais unnad.

V. Thoir cobhair dhaibh, ô Thighearn, bho t' ionad naomh. R. Agus bho Shion dion iad.

V. A Thighearn, eisd ri m'urnaigh. R. 'S ad ionnsaidh thigeadh mo ghuth.

V. Gun robh an Tighearna maille ribh. R. Agus rid spioradsa.

*Dianamaid urnaigh.*

A Thighearna dha ṇ-ạbhaist a bhith

trocaireach agus fathamasach, eisd rir n-achanaich, air sheol 's gum bi sinne, agus do sheirbhisich uile a tha 'n sás an lion a pheacaidh air ar fuasgladh le mor chaoimhneas do throcaire.

Eisd, a Thighearna, tha sinn a guidh ort, ri urnaigh do luchd-achanaich, us thoir mathanas dhaibhse tha g-aideach am peacannan, los gum faigh sinn bhod chaoimhneas mar-aon fuasgladh agus sìth.

Fiach dhuinn, a Thighearna, cho mor sa tha do throcair, ler fuasgladh bhor n-uile chiontan, us ler saoradh bho na piantan a tha sinn a toilltinn air an son.

A Dhia, a tha faighinn tàir bhon pheacadh, agus dioladh bho'n aithreachas, eisd gu baigheil ri achanaich do phobuill agus tionndaidh bhuainn fraoch do chorruich, a tha ar peacannan a toilltinn.

A Dhia shiorruidh uile-chumhachdaich, dian trocair air do sheirbheiseach N. ar n-Ard-easpuig, agus stiuir e, air reir do mhor chaoimhneis, air rathad na beatha siorruidh, air chor 's gun iarr e led ghrasan gu beartan matha, 's gun cuir e an griomh iad le 'uile neart.

A Dhia bhon tig dea-thogradh, comhairle cheart agus griomh dleasnach, thoir

dhad sheirbhisich an t-sìth sin, nach urrainn an saoghal a thoirt seachad; air chor 's gum bi na tìmean, le geilleadh ar cridhe dhad fhàintean, agus le saorsainn bho eagal naimhdean, socrach fo rian do fhreasdail.

Las, a Thighearna, teine do Spioraid Naoimh nar cridhe 's nar n-inntinn, los gun dian sinn seirbheis dhut le coluinn naoimh 's le cridhe glan.

A Dhia, Chruthadair, 's Fhir-saoraidh nan creideach uile, math am peacannan do dh' anman do sheirbhiseach a chaochail beatha; air chor 's gum faigh iad, le achanaich dhiadhaidh, an lan-laghadh sin ris an robh dùil aca.

Si ar n-achanaich, a Thighearna, gun cuire' tu dea-bheartan nar cridhe, 's gun co-oibricheadh tu leinn gus an dianamh, air chor 's gur ann bhuats' a thig tùs ar n-urnaigh 's ar griomhan gu leir, agus gur ann unnadsa theid an criochnachadh.

A Dhia shiorruidh uile-chumhachdaich, aig a bheil uachdaranachd air a bheo agus air a mharbh, agus a tha fiachainn trocaire do gach aon a tha thu faicinn ro-laimh a bhuineas dhut fhein le creideamh 's le dea-dhianadas: si ar n-achanaich iriosal

riut, gun tugadh tu don fheadhainn a bha sinn am beachd a chomhnadh ler n-urnaigh, co dhiu tha iad fhathasd am priosan na coluinne, no shiubhail an anam thun na siorrachd, lan mhathanas nan uile pheacannan, as leth eadar-ghuidhe nan naomh, agus bàigh do throcaire fhein: tro Iosa Criost ar Tighearn, a tha am beatha 's an cumhachd, na Dhia, maille riuts agus ris an Spiorad Naomh, bho linn gu linn.

V. A Thighearn eisd rir n-urnaigh.

R. Agus gad ionnsaidh thigeadh ar n-achanaich.

V. Thusa, Thighearn, is mua cumhachd agus trocair, eisd ruinn.

R. Amen.

V. Agus tro iochd Dhè gun robh fois aig anman nam marbh chreideach.

R. Amen.

## NA SEACHD SAILM AITH-REACHAIL.

Na cuimhnich, a Thighearn, ar ciontan, no ciontan ar parantan; 's na diughail oirnn ar peacannan.

### VI. SALM.

Na cronaich mi, a Thighearn ann ad fheirg; agus na smachdaich mi ann ad chorruich.

Gabh truas dhiom, a Thighearn, oir tha mi lag: slànaich mi, oir tha cràdh nam chnaimhean.

Agus tha m' anam fo bhruaidlean mor; ach thus', a Thighearna, dè fhad?

Till, a Thighearn, agus fuasgail air m' anam; sabhail mi air sgàth do throcaire.

Thaobh 's nach eil cuimhne ort aig, neach tha san uaigh; agus an ifrinn co bheir cliu dhut?

Tha mi air mo chlaoidh le osnaich; nighidh mi mo leaba gach oidhche; agus m' àite laidhe fliuchaidh mi lem dheoir.

Tha mo shuil fo ghruaim le corruich; tha mi air fàs sean am measg m' uile naimhdean.

Imichibh bhuam, uile luchd-dianamh na h-euceirt, oir chual' an Tighearna guth mo chaoidhe.

Chual' an Tighearna m' achanaich; dh' eisd an Tighearna ri m' urnaigh.

Biodh mo naimhdean uile fo mhasladh, 's fo bhruaidlean mor: biodh iad air an tilleadh air an ais, 's air an nàireachadh gu ro ghrad.

Gloir do 'n athair, 's don Mhac, 's don Spiorad Naomh, mar bha 's mar tha, 's mar bhitheas fad shaoghal nan saoghal. Amen.

XXXI. SALM.

Is beannaichte iadsan dha bheil an eucoirean air am mathadh, agus dha bheil am peacannan air an dubhadh as.

Is beannaichte an duine air nach d' agair an Tighearna peacadh, agus a tha saor bho fhoill na spiorad.

Lem bhith am thosd shearg mo chnaimhean; 's mi ri caoineadh fad an latha.

Oir bu trom do lamh orm a latha 'sa dh' oidhche; dh'iompaicheadh mi am dhòruinn nuair lotadh mi le bioradh na drise.

Ghabh mi ri mo choire dhut, agus m' eucoir cha do cheil mi ort.

Thuirt mi: Am aghaidh fhein aidich-

idh mi mo chiontan don Tighearna; agus anaceart mo pheacaidh mhath thusa dhomh.

Air-son so ni gach naomh riut urnaigh, ann an àm iomachuidh.

Ach air-son sin ann an tuil mhoran uisgeachan cha tig iad ga choir.

Is tusa mo dhion bhon trioblaid a chuairtich mi: m' aoibhneas, teasraig mi bhuapasan a tha umam a g-iadhadh.

Tuigse bheir mi dhut, agus eolas air an t-slighe san còir dut imeachd; bithidh mo shuil a dearcadh ort.

Na fàs mar an t-each agus am muileid aig nach eil tuigse.

Le cabastair's le strein teannaich giallan na feadhnach nach eil a tighinn ad chòir.

Is tric a sgiursar am peacach; ach cuairtichidh trocair esan a chuireas a dhochas anns an Tighearna.

Biodh aoibhneas oirbh san Tighearna, 's dianaibh gairdeachas a dhaoine matha: agus bithibh aighearach air fad luchd a chridhe gun fhoill.

Gloir do 'n Athair, &c.

XXXVII. SALM.

A Thighearna, na cronaich mi nad

fheirg: agus na smachdaich mi nad chorruich.

Chionn tha do shaighdean unnam an sàs: agus tha do lamh trom orm.

Cha n-eil fallainneachd am fheol le fiamh t' fheirge; cha n-eil fois aig mo chnaimhean as leth mo pheacannan.

Chionn chaidh m' eucoirean thar mo chinn; agus mar eallach throm thromaich iad orm.

Bhreoth agus dh' iongraich mo chreuchdan, le miad m' aimideachd.

Is duine truagh mi, th' air cromadh sios gu tur: is dubhach rè an latha mo thriall.

Oir tha mo leasraidh làn ghalar: 's cha n-eil fallaineachd am fheoil.

Tha mi air mo lèireadh 's air m' umhlachadh gu mor; bheuc mi le acain mo chleibh.

A Thighearn, ann ad fhianuis tha uil' iarratas mo chridhe, 's cha n-eil m' osnaich am falach ort.

Tha mo chridhe, air a sgaradh, threig mo neart mi; agus beachd mo shul fhein cha n-eil agam.

Thainig mo chairdean 's mo choimhearsnaich dluth dhomh, agus sheas iad am aghaidh.

Agus an fheadhainn a bha am fagus domh, sheas iad fad as; agus an fheadhainn a bha g-iarraidh m' anma, rinn iad foirneart.

Agus iadsan bha g-iarraidh mo lochd, labhair iad faoineas, agus dheilbh iad beartan foilleil fad an latha.

Ach mise mar dhuine bodhar cha chuala mi : 's mar bhalbhan nach fosgail a bhial.

B' amhail mi 's duine gun chlaisteachd; 's aig nach eil achasan na bhial.

Bhona chuir mi mo dhochas unnads' a Thighearna : eisdidh tusa rium, a Thighearna mo Dhia.

Oir thuirt mi : Gun fhios nach dian mo naimhdean air àm uaill os mo cheann : agus an uair a thuislich mo chasan, dh' ardaich iad an guth am aghaidh.

Oir tha mise deas air-son fulangais, 's tha fàth mo bhròin mum choinneamh an còmhnuidh

Chionn ni mi mo chionta follaiseach, agus cuimhnichidh mi air mo pheacadh.

Ach tha mo naimhdean beo, agus is treas' iad na mise : agus tha 'n fheadhainn a thug fuath dhomh gun aobhar air fas lionar.

Bha iadsan a dhiolas olc air-son math,

ga mo chul-chaineadh : chionn gun robh mi leantainn bheartan matha.

Na treig thusa mi, ô Thighearna mo Dhia : 's na dealaich rium.

Luathaich gam chuideachadh, a Thighearna, Dhia mo shlainte.

Gloir don Athair, &c.

## L. SALM.

Dian trocair orm, a Dhia, air reir do mhor throcaire.

'Sa reir lionmhorachd do throcaire caoimh, dubh as mo lochd.

Nigh mi tuille fhathasd bhom chionta, agus glan mi bhom pheacadh.

Chionn tha mi gabhail rim choire, 's tha mo pheacadh daonnan mam chomhair.

Sann ad aghaidhs' a mhain a pheacaich mi, agus nad lathair a rinn mi 'n t-olc : air chor 's gum firinnichear thu nad bhriathran, 's gun toir thu buaidh nuair bheirear breth ort.

Oir fiach chaidh mo ghineadh ann an eucoir; agus ann am peacadh ghabh mo mhathair mi na com.

Oir fiach dha 'n fhirinn thug thu speis : nichean teagmhach agus diomhair do ghliocais shoilleirich thu dhomh.

Uisgichidh tu mi le hisop, 's bithidh mi air mo ghlanadh : nighidh tu mi, 's bithidh mi nas gile na sneachd.

Dha mo chlàisteachd bheir thu subhachas us aighear : agus ni na cnaimhean chaidh hadh gairdeachas.

Tionndaidh t'aghaidh air falbh bhom pheacannan : agus dubh as m' uil' eucoirean.

Cridhe glan cruthaich unnam, a Dhia : agus spiorad ceart ath-nuadhaich am chom.

Na tilg mi as t'fhianuis : agus do Spiorad naomh na toir bhuam.

Aisig dhomh aoibhneas do shlainte, agus daingnich mi le spiorad neartor.

Teagaisgidh mi do shlighean do na daoidhean : agus tionndaidhear na peacaich riut.

Saor mi bho fhuil, a Dhia, Dhia mo shlainte : agus ard-mholaidh mo theanga do cheartas.

A Thighearn, fosglaidh tu mo bhìlean : us cuiridh mo bhial an cèill do chliu.

Oir nam b' aill leat iobairt, gu deimhinn bheirinn seachad i ; ach ann an iobairtean loisgte cha ghabh thu tlachd.

Is iobairt do Dhia spiorad cràiteach : air cridhe brùite agus iriosal, a Dhia, cha dian thu tàir.

Nad dhea-ghean, a Thighearn, dian bàigh ri Sion: los gun teid ballachan Ierusaleim a thogail suas.

An sin gabhaidh tu gu caoimhneil iobairt ceartais, tobhartasan agus lan iobairtean loisgte: an sin cuiridh iad laoigh air t' altair.

Gloir do 'n Athair, &c.

## CI. SALM.

A Thighearna, eisd ri m' urnaigh; agus thigeadh mo ghlaodh gad ionnsuidh.

Na tionndaidh do ghnùis bhuam; latha sa bith a bhios mi an tèinn, aom rium do chluas.

Ciod air bith lath a dh' eigheas mi ort, eisd rium gu luath.

Oir dh'fhaillnich mo lài mar dheathach: agus sheac mo chnaimhean mar chonnadh.

Tha mi air crionadh mar fhiar, tha mo chridhe air seargadh: leis mar dhiochainich mi m' aran itheadh.

Lem dhìan osnaich, lean mo chnaimhean ri m' fheoil.

Tha mi air fàs mar phelican an fhasaich: agus mar chomhachaig na seann làraich.

Rinn mi caithris, us tha mi air fàs mar ghealbhonn aonaranach air mullach taighe.

Rè an latha bha mo namhaidean a toirt achasain domh ; agus an fheadhainn a bha gam mholadh, mhionnaich iad am aghaidh.

Oir dh' ich mi luath mar aran, agus mheasgaich mi mo dheoch le deoir.

Air sgàth t' fheirg' us do chorruich : chionn, an deigh mo thogail suas, bhual thu ri làr mi.

Chaidh mo laithean thairis mar fhaileas : agus sheac mi mar am fiar.

Ach thus', a Thighearn, tha mairsinn gu siorruidh : us do chuimhne bho linn gu linn.

Eiridh tusa, us gabhaidh tu truas de Shion : oir thainig àm a trocaire, oir thainig an t-àm.

Chionn thaitinn a clachan rid sheirbhisich : agus bithidh bàigh aca r'a fearann.

Us bithidh eagal air na cinnich ro t'ainm, a Thighearn : agus air righrean an talmhainn uile rod ghloir.

Oir thog an Thighearn suas Sion : agus chithear e na ghloir.

Ghabh e suim de dh'urnaigh nan daoine iriosal ; us cha do chuir e suarach an achanaich.

Sgriobhar so air-son na linn tha ri tigh-

inn : us bheir an sluagh a chruthaichear cliu don Thighearna.

Chionn sheall e bho ard ionad naomh : bho nèamh dh' amhairc an Thighearn air an talamh.

Gus an cluinneadh e osnaich na feadhnach tha an ceanglaichean : 's gum fuasgladh e air an sliochdsan a chaidh chur gu bàs.

Los gun cuireadh iad ainm an Tighearn an cèill ann an Sion : agus a chliu ann an Ierusalem.

Nuair a chruinnicheas an sluagh ri cheile, agus righrean gu seirbheis a dhianamh don Thighearna.

Fhreagair e e an rathad a neirt ; Innis domh giorrad mo laithean.

Na toir air falbh mi am miadhon mo laithean ; tha do bhliadhnachansa bho linn gu linn.

San toiseach, a Thighearna, leag thu stèidh an talmhainn ; agus na nèamhan siad obair do lamh.

Theid iadsan a dhìth, ach mairidh tusa : agus fàsaidh iad uile sean mar eideadh.

Agus mar thrusgan atharraichidh tu iad, us bithidh iad air am mùthadh ach

is tusa daonnan an Tì ciadna, 's cha tig faillinn air do bhliadhnachan.

Fuirghidh clann do sheirbhiseach; agus stiuirear an sliochd gu bràch.

Gloir do 'n Athair, &c.

## CXXIX. SALM.

Bhon doimhne dh' eigh mi riut, a Thighearna; a Thighearna, eisd rim ghuth.

Thugadh do cluasan an aire do ghuth m' achanaich.

Ma sheallas tu air eacoirean, a Thighearna; a Thighearna, co sheasas ris?

Oir sann agadsa tha saor mhathanas: 's air sgàth do lagha bha mo dhùil riut, a Thighearna.

Chuir m'anam earbsa na fhacal: chuir m' anam dochas san Tighearna.

Bho fhàire na maidne gu dubh oidhche, cuireadh Israel a dhòchas san Tighearna.

Chionn aig an Tighearna tha trocair: agus aigesan tha saorsainn am pailteas.

Agus saoraidh e Israel, bho uile lochdan.

Gloir do 'n Athair, &c.

## CXLII. SALM.

A Thighearna, eisd ri m'urnaigh, thoir cluas dha m'achanaich ann ad fhirinn: eisd rium ad cheartas.

Agus na teirig ann am breitheanas led sheirbhiseach : oir cha n-fhirinnichear duine beo ad lathair.

Oir rinn mo namhaid geur-leanmhuinn air m'anam: dh'islich e mo beatha gu làr.

Chuir e mo thuinidh ann an dorchadas, mar iadsan a bha fada marbh : agus tha mo spiorad unnam an tèinn, us lèireadh, mo chridhe an taobh a stigh dhomh.

Chuimhnich mi air na laithean bho shean, smaoinich mi air t'oibrichean uile ; griomhan do lamh thug mi fo-near.

Riutsa shìn mi mo lamhan : mar fhearann gun uisge tha m'anam dhut.

Eisd rium, a Thighearna, gu grad : tha mo spiorad air faillneachadh.

Na tionndaidh do ghnùis air falbh bhuam : mum bi mi coltach riùsan a theid sios don t-slochd.

Thoir orm do throcair a chluinntinn sa mhaduinn ; 's guna chuir mi mo dhochas unnad.

Thoir domh eolas air an rathad air an coir domh imeachd : chionn sann riuts a thog mi suas m'anam.

Teasraig mi bho mo naimhdean, a Thighearna, 's gur ann ad ionnsaidh a theich

mi: ionnsaich dhomh do thoil a dhianamh, chionn gur tu mo Dhia.

Treoraichidh do spiorad math mi gus an tir cheart: air sgàth t' ainm, a Thighearna, beothaichidh tu mi nad cheartas.

Bheir thu m'anam bho anradh: agus nad iochd cuiridh tu mo naimhdean a dhìth.

Sgriosaidh tu iadsan uile tha cur trioblaid air m'anam: thaobh 's gur mi do sheirbhiseach.

Gloir do 'n Athair, &c.

Na cuimhnich, a Thighearn, ar ciontan, no ciontan ar parantan; 's na dian diughaltas oirnn air-son ar peacannan.

---

## CRABHABH DO DH' AINM IOSA.

*Achanaich.*

O Iosa uile ghradhaich, uile thobhairtich! O Iosa Mhic na h-Oighe Moire lan trocaire us diadhachd! tha mi g-achanaich gu h-umhlaidh ort, air sgàth na fala priseil a dhoirt thu air mo shon, gun glanadh tu mi nad mhor iochd bho mo chiontan, agus gun deonaicheadh tu sealltainn a nuas orm; 's gur peacach truagh mi a glaodhaich mathanais agus a gairm air t' ainm naomh Iosa.

O ainm Iosa, ainm ro phriseil, 's ro thaitneach, chionn co Iosa, ach Slànair? Air an aobhar sin, ô Ios, air sgàth t' ainm naoimh bi nad Iosa dhomhsa, agus sabhail mi; na leig dhomh bhith air mo dhiteadh a chruthaich thu à neoni. O Iosa mhath, na leig le m'aingeachd mo sgrios; bhon is tus am Mathas uile-chumhachdach, gabh gu caoimhneil ri do chuid fhein, agus cuir as do gach nì nach buin dut; dean trocair orm fhad sa tha uine mathanais a làthair, eagal's gun dìt thu mi nar thig uair a bhreitheanais. Dè an toradh a b' urrainn a bhith nam fhuil nan rachainn gu sgrios siorruidh? Cha toir na mairbh moladh dhut; cha mhua bheir an fheadhainn a theid sios do dh' ifrinn.

O Ios uile chiuin agus uile iriosal an cridhe, a Shlànair nan creideach agus Fhir-comhnaidh na feadhnach a chuireas an taic riut, thoir mathanas domh nam pheacannan uile; doirt nam anam grasan gliocas agus carrantachd, gimneachd us umhlachd, los gun toir mise gaol dut maille ris gach aon tha glaodhaich air t' ainm, 's gun teid mi led stiuradh 's led sheoladh dh' ionnsaidh na beatha maire-

annaich far an seinn mi do chliu fad shaoghal nan saoghal. Amen.

*Laiodh.*

Dh' fhoghnadh smaointean air t'ainm Ios,
Gu sòlas dìan a ghin' am chrè ;
Cuilm bu taitniche na fion,
M' inntinn ga lionadh led spèis.

Cha taisbean binneas theudan ciuil,
Cha nochd seanachas no tùr sluaigh,
Cho luachor 's tha 'n t-ainm ud dhuinn,
'S ainglean le umhlachd ga luaidh.

Gach nì tha 'm flathanas Dé,
Air talamh no fon talamh shios,
Lubaidh an glùn gu leir,
Nuair chluinneas iad ainm euchdach Ios.

Ios an t-ainm os cionn gach ainm,
Beatha m' anma 's mo leigh,
Ged is tric a thoill mi t'fhearg,
Bithidh mi leanmhuinn air do dhèigh.

Nuair a dh' iarras an saoghal 's an fheoil,
Ormsa dòbheart a chur an griomh,
Diridh mo spiorad mar is còir,
Gu righ na trocaire gu dhion.

Air sgiathan creidimh agus gràidh.
Teichidh mi gu gàradh mo mhiann,
Far an d'fhuilig Criost a phàis,
Us fallus ga fhàsgadh ro bhian.

'Sa ghàradh choisinn sinn am bàs ;
Pheacaich Adamh, dh' ich e 'm meas :
'Sa ghàradh dh' umhlaich Righ nan gras
E-fhein, gur sabhaladh bho sgrios.

Bhruchd cuirneana falluis mar dheoir,
Tro chorp glormhor le fior phèin :
Bu trom mo pheacannan gun toirt
Air Uan neochiontach mo Dhé.

Bhuaileadh Cibear nan caoin bheus,
Sgapadh a threud 'sa luchd-dàimh,
Chaidh Criost an cuibhrich' le ostal fhein,
Chuir pog an eucoraich e 'n laimh.

Guilemid mud dhiols', a Chriost,
Nad bhall-buirt measg do naimh ;
O siad ar peacannan a sgiurs,
'Sa sparr le cràdh an crùn mu cheann.

Choluinn, umhlaich sios thu fhein,
Aig bun a chroinn-cheusd'a dh' Ios,
'S na cuir tuilleadh e gu pèin,
A g-urachadh a chreuchd' led ghriomh.

M' anam, umhlaich sios dhad Dhia,
Las mar theine dìan do ghaol,
Smaonich na dh' fhuilig do Thriath,
Dh' ionnsaidh t' fhiachan a bhith saor.

Thug e ghoimh dhuinn as a bhàs,
Thionndaidh e na phàras an uaigh ;
Nuair rinn e aiseirigh nan gras,
Choisinn air gach namhaid buaidh.

Cliu dha'n Athair, cliu dhan Mhac,
Cliu dha'n Spioraid neartor naomh ;
Trionaid chumhachdach nam feart,
Molamaid mu seach 's mar aon.

---

## CRABHADH DON SPIORAD NAOMH.

*Gairm.*

Tuirling a nuas, a Spioraid Naoimh, bhod chathair aillidh le mìn-bhraon do ghras.—Thus, ô Athair nam bochd, thus, ô Ughdair mhathasaich ar stòrais, teirinn a nuas agus fadaidh teine do ghaoil nar cridheachan. Bhon is tu fior chofhurtair, bhon is tu caraid tlà an anma, agus ceann-uidhe gach fir-turuis, thig a nuas. Bhuat-sa gheobh sinn sìth ann an trioblaid 's an anshocair ; lasachadh anns gach cruaidh chàs ; agus cofhurtachd ann an do-bhròn. O Sholuis naoimh, beum do ghathan air na cridheachan a tha le creideamh a g-iarraidh ad ionnsaidh. As t'eugais cha n-eil math san duine, cha n-eil nì dha neo-lochdach. O Thighearna, glan bhuainn gach smal peacaidh ; maothaich na tha tioram ; slànaich na tha easlainteach ; taisich na tha rag nar n-anam ; blathaich gach nì tha fuar nar cridheachan, agus

till gach ceum seachranach. O Thighearna, deonaich do na creidich a tha gearbadh nad fhacal, do spioraid seachd fillte ; deonaich dhuinn fad ar beatha bhith umhail dha do ghrasan ; deonaich dhuinn an àm ar bàis do ghnùis fhaicinn, agus a bheatha shiorruidh shealbhachadh. Amen.

*Laoidh.*

A Spioraid Naoimh ar n-ard threise,
Thig bho ghrian chathair do ghloir ;
Sgaoil gach ceo tha gar cur iomrall,
'S leig soillsean dhed sholus oirnn.

Thig ô Athair nan diol-dèirce,
Do gach feumach sìn do lamh ;
A lamh bhon tig gach rogha gibht,
Soilleirich gach cridhe dall.

A Righ na cofhurtachd san t-sòlais,
Bu tu Aoidh an àigh dha 'n anam ;
Cha n-fhairich e teas na ganntar,
Us e nad laimhs' a triall gu aineol.

Is tu bheireadh furtachd agus tàmh,
Don phiantach a bhios fo sgios ;
A mhal' air an laidh am pràmh,
Sann agads' tha sòlas di.

A Sholuis is aillidh snuadh,
Na bi 'n dubhar oirnn nar càs ;
Us ann an cridhe do chreideach gaoil,
Beothaich teine caomh do ghràidh.

Gun do chomhnadhs', a Dhia thrèin,
Cha n-eil sgoinn am mac an duine ;
Cha n-eil ceann gun lochd fon ghrèin,
Sann ad mheinnse tha sinn uile.

Glansa dhinn gach uile thruailleachd
Uisgich led ghrasan ar tart,
Leighis gach anam tha leointe,
Striochd na rag-mhuin'laich rid reachd.

Taisich neimh a chridhe chruaidh,
Bi 'd chairt-iuil duinn anns gach gàbhadh ;
Us dha na creidich tha nad earbsa,
Thoir seachd tiodhlaicean do ghràidh.

Treoraich na creidich rim beo,
'S na treig iad an uair am bàis ;
Sabhail an anam bho phian,
'S gum meal iad do shìth gu bràch.

Cuir a mach do spiorad us bithidh iad air an cruthachadh.

Agus ath-nuadhaichidh tu aghaidh an talmhainn.

*Guidhemid.*

A Thighearn, a thug faghlum do chridheachan nan creideach le soilleireachd an Spioraid Naoimh, deonaich le toradh an Spioraid chiadna comas a thoirt dhar n-inntinn gu seasamh air stèidh na firinn ; tro Iosa Criost ar Tighearn. Amen.

## AN AIFRIONN AIR A MINEACHADH.

Sann san Aifrinn a tha Dia fiachainn saibhireachd a ghras, agus a dortadh oirnn, iuntas a mhathais: sann san aifrinn tha bun ar creidimh, friamh ar dochais, tobar ar slainte, beatha ar n-anma, leigheas ar creuchdan spioradail, cobhair us furtachd dhar laigse. Is grian spioradail an Aifrionn a tha toirt fradhairc us leirsinn, spioraid us càil do chriostaidhean anns a bheatha so, agus gan neartachadh gu ruighinn air a bheatha mhaireannaich. Agus cha n-ioghnadh na buaidhean so bhith uile aice, 's gu bheil Criost fhein a lathair san Aifrinn fo riochd arain agus fiona; agus ga thoirt fhein seachad duinn mar bhiadh spioradail ar n-anma. Agus mar sin tha 'n Aifrionn cho anabarrach urramach, 's gun robh speis aig Dia do na h-iobairtean bho shean air-son iad bhith nan samhla 's nan comharradh air iobairt naoimh na h-altarach, agus a tarruing am brigh agus an seadh uaipe. 'S mar sin bu taitneach le Dia iobart Abeil, Iobairt Mhelchisedec, iobart Abraham agus iobairtean ioma-

sheorsach nan Iudhach, ged nach robh unnta ach sgleo us faileas air an iobart mhoir a bha ri tighinn.

Nis tha tri buaidhean sonraichte aig an Aifrinn, a tha toirt urraim us coimhlion-achd dhi. Agus siad sin uaisle sagairt, uaisle tobhartais, agus uaisle beachd. Na tri nichean so tha aig an Aifrinn ann an seol miarailteach. Tha uaisle sagairt aice, 's gur e Criost fhein an t-ard shagart am flathanas a tha ga togail suas am fianuis Athar, nuair a tha fhear-ionaid an sagart air talamh ga tairgse suas. Tha uaisle tobhartais aice, chionn gur e Croist fhein an tobhartais fo choltas arain agus fiona. Tha uaisle beachd aice, thaobh 's gur ann do Dhia fhein a tha's ga tairgse, mar an t-aoradh is airde, agus a bhuineas dhasan a mhàin.

Agus nach eil so a fiachainn na suime agus na durachd bu choir bhith againn an àm eisdeachd na h-Aifrinne; gu h-araid nuair a bheir sinn fo-near gur ionann i ann am brìgh agus iobart na croise, agus gu bheil gach nì innte a cuimhneachadh agus a g-urachadh dhuinn pàis agus bàs ar Slànair Iosa Criosta. Tha 'n altair 's gach ball a bhuineas di,

a chulaidh-Aifrinn, na modhannan a tha's a cleachdadh an àm na h-iobairt, a fiachainn duinn pàis agus bàs Mhic Dhé.

*An Altair agus a h-uidheam.*

Tha 'n Altair a ciallachadh beinn Chalbhari air na cheusadh le tàrcuis Iosa Criost, aona Mhac Dhé 's an darna pearsa dhen Trionaid bheannaichte. Tha 'n Altair cuideachd na samhla air a bhord dheth an d' ich ar Slànair maille ri dheisciobuil a shuipeir dheircannach an oidhche mun d' fhuilig e; sann air so tha 'n t-Ostal Pòl a tighinn, Eabh, xiii. 10. Far a bheil e g-radh :—" Tha altair againn dheth nach eil còir acasan air iche a tha fritheãladh don phàillinn."

Tha na h-anartan a tha cuibhrigeadh na h-Altarach nan comharradh air an lion-eudach leis na phaisgeadh colunn phriseil Chriost nuair chuireadh san uaigh e.

Tha na coinnlean laiste air an altair a ciallachadh solus a chreidimh air a thaisbeanadh do na h-Iudhaich agus do na Cinnich: agus a cur an cèill duinn dealradh a chreidimh 's na dea-bheusan a tha riatanach dhaibhsan a tha tairgse suas rùin-diomhair cho ard urramach.

Tha 'n Crann-ceusaidh cur an cèill duinn na buaidhe choisinn ar Slànair beannaichte air a bhàs; agus tha's ga thogail am miadhon na h-altarach gus ar cur an cuimhne air pàis agus bàs Iosa Criost, cùis air an còir smaoineachadh le durachd 's le cràbhadh cho tric agus a thairgear an iobairt naomh so.

Tha Chailis na samhla air uaigh naoimh ar Tighearna: agus am *paten*, air a chloich mhoir a chaidh charachadh gu bial na h-uaghach.

*A Chulaidh-Aifrinn.*

Tha an t-anart tha 'n sagart cur air a cheann agus a ceangal a rithisd mu 'amhaich a ciallachadh a bhrèid leis na dhall na h-Iudhaich Criost ar Slànair 's iad magadh air, nuair bha iad ga bhualadh air an lethcheann sa g-radh:—"Dian fàisneachd dhuinn co e a bhuail thu?" Mat. xxvi. 68.

Tha 'n t-èide' geal a ciallachadh an trusgain ghil a chuir Herod air Criost an dèigh dha chur suarach agus ball-magaidh dhianamh dheth.

Tha 'n crios, am maniple,'s an stol, mar shamhla air na cuird agus na ceanglaichean a chuir na h-Iudhaich air Criosda.

Is samhla an fhalluinn uachdarach air an trusgan dhearg-ghorm chuir na saighdearan air Iosa Criost; agus tha chrois th 'air a dealbhadh air a culaobh gar cur an cuimhne air a chrois a ghiùlain Criost air a ghuaillean beannaichte gu cnoc Chalbhari.

*Dathan na Culaidh-Aifrinn.*

Is comharradh an *Geal* air aighear us toil-inntinn; agus leis a sin si culaidh gheal a fhreagras do Nollaig, do Dhiardaoin deasghabhail, do dh' fheilltean a bhuineas do Mhoire, do dh' ainglean, 's do naoimh nach eil nam mairtirean.

Tha 'n *Dearg* na shuaicheantas fala agus dòruinn, agus air an aobhar sin tha e ri chur suas air feilltean nam mairtirean agus nan Ostal a dh' fhuilig am bàs airson Chriost, agus a dhăth an trusgan am fuil an Uain.

Is comharradh an t-*Uaine* air fàs agus cinneachadh, gus a thoirt duinn ri thuigsinn gum bu choir dhuinn a h-uile latha fàs nas diadhaidh's nas fhearr; tha 'n Eaglais a cleachdadh an Uaine roinn mhor de Dhònaich na bliadhna.

Tha 'n *Dearg-ghorm* na shuaicheantas

air aithreachas agus mar sin air a chleachdadh an àm na h-Aidbhein agus a Charghuis.

Is samhladh an *Dubh* air bròn agus mulad, a dh' fhiachainn duinn gur e mulad us bròn a nigheas sinn bhon pheacadh. Tha 'n Eaglais a cleachdadh an duibh aig na h-Aifrionnan air-son nam marbh, gus fhiachainn an èiginn anns a bheil iad.

# AN AIFRIONN

## URNAIGHEAN AN AM NA H-AIFRINNE.

Tha urnaighean na h-Aifrinne air an cur san ordugh a tha freagairt do dh' fhulangas agus do bhàs ar Slànair: oir tha e ro-iomachuidh gum biodh fios aig a h-uile Caitliceach ciod a tha h-uile h-earrann de 'n Aifrinne naoimh a ciallachadh.

*An àm don t-sagart dol a dh' ionnsaidh na h-altarach, tha Ios a dol a stigh do ghàradh Ghethsemani.*

*Urnaigh roi an Aifrinne.*

O THIGHEARN Ios, a Mhic an Dé bheo, sann agam tha'n dearbhadh laidir air do ghaol domh bho t'fhulangas naomh air fad. Dheonaich thu bhith fo bhròn, fo fhiamh, 's fo spairn air-son mo pheacannan anns a ghàradh; agus an cuir mise dàil anns an aithreachas a ghabhail? An diult mi dhut mo ghaol,

's na dh' fhuilig thu air mo shon? O Thighearna, cha bhi mi cho mi-thaingeil. A so suas bithidh bròn orm air-son mo chiontan; fos cionn gach nì bheir mi gaol dhut. Bithidh mi leagte rid thoil naoimh anns gach diachainn. Thugas domh freasdal do 'n iobairt naoimh so air an lath' an diugh, le fiamh, cràbhadh, agus umhlachd; los gum faigh mi na grasan sin a tha feumail domh gu aoradh a thoirt dhutsa mar is còir, mo Thighearn agus mo Dhia.

**Nuair tha 'n sagart a tòiseachadh air an Aifrinne, tha Iosa ri urnaigh anns a ghàradh.**

O IOS, a dheonaich furtachd a ghabhail bho aingeal ann ad chruaidh spairn, deonaich dhomhsa cuideachadh t'aingil naoimh gu m' achanaich a chur suas riuts' an drasda mar a thigeadh domh.

## *Aig an Aideachadh.*

**Nuair tha 'n sagart a lùbadh sios, agus a g-aideach a pheacannan an lathair Dhé agus cùirt fhlathanais, tha Ios a tuiteam air aghaidh sa ghàradh; tha peacannan an t-saoghail nan**

saç cho trom air, 's ga chur ann a spairn cho dòruinneach, gu bheil fallus fala a bruchdadh ro chorp naomh.

A THIGHEARN Ios, a ghiùlain eallach throm mo pheacannan gràineil, agus a chaidh a lèireadh leo, le spairn chruaidh agus fallus falla sa ghàradh, deonaich gun toir cuimhne do dhòruinnse tiomachadh air mo chridhe, agus gal air mo shuilean. O mo Dhia, gabh thusa bhuamsa iobairt mo chridhe, maille ri iobart naoimh fala us feol' Iosa Criost a tha sinn a tairgse suas dhut air an altair.

Nuair tha 'n sagart a direadh suas a dh' ionnsaidh na h-altarach agus ga pogadh, tha Ios a dol an coinneamh a naimhdean, 's tha Iudas ga bhrath le poig.

O IOS, a dh' fhuilig anaceart us masladh cho mor, leis an umhlachd agus a chiuine bu mhua; co 's urrainn do mhor throcair a sgrudadh? An e so do thaing air-son casan Iudais a ghlanadh? Ma se caoimhneas a dh' fhiach thu dhasan a bhrath thu, ciod nach toir thu

dhaibhs' a tha an geall air gradh a thoirt dut? O Iosa, neartaich mi air eagal 's gun gèill mi dha m' ana-miannan cho fada 's gun dian mi peacadh, no gun gabh mi toileachadh ann, no duais air-son a dhianamh agus thus' a threigsinn. O Thighearna, na leig le spiorad an aimhleis greim fhaotainn air m' anam. Thoir grasan na ciuineachd agus na h-umhlachd dhomh, gu mathanas a thoirt do gach aon a rinn eucoir orm.

Nuair tha 'n sagart a dol gu oisinn na h-altarach agus a leughadh; tha Criost air a ghlacail, air a cheangal, 's air a tharruing gu Annas.

A THIGHEARN Ios, a dh' fhuilig do cheangal le sluagh eucorach, fuasgail mise bho chuibhrichean a pheacaidh agus dian m' fhasdadh riut fhein leis a charrantachd us le cumail t'fhàintean; air dhoigh 's nach dian mi eucoir ort tuille le smaointean, briathran, no griomhan. Amen.

Nuair tha 'n sagart a cantainn *Kirie Eleison*, se

sin, a Thighearna, dian trocair oirnn; tha an t-ostal Peadar an cùirt Chaiphais a g-aicheadh Iosa.

A THIGHEARN, chaidh aicheadh tri uairean le prionnsa nan ostal, tha mi g-achanaich ort mo chumail bho dhroch cuideachda, 's bhon h-uile ceann-aobhair peacaidh. Amen.

*Aig Gloria in Eccelsis Deo.*

Se sin, gloir do Dhia sna h-ardaibh: dian aoibhneas maille ris na h-ainglean a tha lathair gu Ios a chobhar, agus gu sòlas thoirt dha airson aicheadh Pheadair.

CO is coimeas riutsa, ô Dhia Uile-chumhachdaich: Co, air nèamh no air talamh, aig a bheil coir air ard onair, moladh agus gloir, ach agadsa, Righ nan righrean, sa Thighearn nan tighearnan! Ma tha na h-ainglean 's na naoimh air neamh gad shior mholadh 'sa toirt cliu dha t' ainm le mor shòlas; ciamar a dh' fhaodas mise, obair do laimh, bhith gun chliu thoirt dut air talamh? Cliu bheir mi dhut, ô Thighearn, agus deonaich an t-aoradh tha mi tairgse dhut an diugh,

agus a tha mi cur romham a thoirt dut gach latha dhem bheatha, a ghabhail bhuam gud bharrachd gloir. Amen.

Nuair tha 'n sagart a tionndadh ris an t-sluagh agus a g-radh *Dominus vobiscum;* se sin, gun robh an Tighearna maille ribh: sheall Iosa le bàigh air an ostal Pheadar, agus thug e dha grasan an aithreachais.

A THIGHEARN Iosa, seall ormsa le bàigh, agus thoir dhomh grasan an fhior aithreachais, a nigheas bhuam mo pheacannan leis an tric a rinn mi t-aich-eadh. O neartaich mi air sheol 's nach meath eisimeil ri daoine mo mhisneach nad sheirbheis. O mo Dhia na leig dhomh geilleadh do nì air bith a chuireas corruich ortsa. Ma tha thusa leam, a Dhia Uile-chumhachdaich, is coma co bhios am aghaidh. Amen.

*Aig Leughadh na Litreach.*

Tha Iosa, an dèis moran tàire fhulang ann an cùirt Chaiphais, air a thoirt an lathair Philait.

O THIGHEARN, a dh' fhuilig bho shluagh mollaichte uiread thàmailt as leth mo pheacannan, 's gun rachadh

smugaidean a chaitheamh ad aodann naomh an cùirt Chaiphais, agus do dhìteadh, ge bu neochiontach, gu bàs an cùirt philait, agus sin uile air-son mo pheacannan ; tha mo chridhe lan gaoil us taingealachd dhut, agus an rùn gun mhasladh thoirt dut gu bràch leis a pheacadh ghràineil.

*Aig a* Ghraduel *no'n* Tract *tha na h-ard shagartan agus na seanairean a g-iarraidh fianuis bhreige an aghaidh Iosa gus a chur gu bàs.*

A THIGHEARN Iosa, a dh'fhuilig, le tosd us ciuine, gach fianuis bhreige a chaidh thogail nad aghaidh ann an cùirt eucoirich Chaiphais ; thoir dhomhsa do shamhla naomh a leanailt, air chor's nuair a chuirear eucoir as mo leth, nach cum mi gamhlas no mìorun am chridhe's nach iarr mi le diughaltas mì-chliu a chur air an atharrach.

Nuair tha'n sagart a g-urnaigh aig miadhon na h-altarach, tha Criost air a thoirt an lathair Heroid.

A THIGHEARN Ios, a leig le Herod culaidh mhagaidh a dhianamh dhiot

e trusgan geal fochaid a chur ort, thugas lomhsa do shamhla diadhaidh a leantuinn, e bhith ciuin mar bha thusa, agus làn 'aighidin. Amen.

## AIG AN T-SOISGEUL.

An dèigh fanaid a dhianamh air Iosa, tha Herod ;a chur air ais gu Pilat.

O ATHAIR Shiorruidh, seall air do Mhac ionmhuinn na chulaidh bhuirt ιig sluagh eucorach! Seall mar a tha ) air a tharruing air as 's air adhart feadh ıhràidean Ierusaleim! Seall mar tha an Gliocas siorruidh a faighinn tàir' agus naslaidh! Faic cho tosdach, ciuin, faighidıeach sa tha e cur suas le gach eucoir, ;àmailt agus fanaid; agus mar tha e :leachdadh nan subhailcean diadhaidh a lh' àithn e air luchd-eisdeachd a Shoisgeil ι leantuinn. O mo Dhia, tha mi g-achınaich ort, as leth na h-iobairt naoimh so, ha sinn a tairgse suas dhut gu onair us :liu dha t'ainm naomh, agus mar chiumhnıachan air fulangas do Mhic Iosa, gun

seall thu ormsa, agus air do shluagh gu leir, le iochd us trocair; agus gun neartaich thu sinn gu imeachd an ceuman do Mhic air talamh, agus a ghloir a chosnadh ann am flathanas.

### *Aig a Chreud.*

Tha Criost a togail teisteanais air an fhirinn air bialaobh Philait: daingnich thusa an so do chreideamh air na puingean sin uile tha 'n Eaglais a cur mud choinneamh a chreidsinn.

THA mi creidsinn gu daingean ô Thighearna, gach nì a shoillsich thu dhomh le t'Eaglais naoimh Chaitlicich: agus, le comhnadh do ghras, tha mi cur romham leanailt ris a chreideamh naomh so fad mo laithean 's aig uair mo bhàis. Agus tha mi lan chreidsinn le solus do ghras, gur daoine treidhireach, glic, diadhaidh a theagaisg an fhirinn so dhomh. Is comhdach dhomh air sin, an seol miarailteach air na sgaoil t'Eaglais am beagan ùine feadh an domhain gu h-iomlan, agus air an deachaidh an saoghal iompachadh gu gèill us creidsinn

ı thoirt dhaibh. Càite an teid mi, ô Thighearna? Agadsa tha briathran na ɔeatha. Mo reusan, mo chridhe, agus n' inntinn tha gèilleadh agus a striochdıdh do 'n fhirinn so, dh'aon teagamh no ɔuaireadh a thogas mo cheudan corporra lhomh. So mo chreideamh, ô Thighearna, neartaich e.

Nuair tha 'n sagart a toirt na cuibhrige dhen chailis; tha iad a rusgadh Chriosta, ga cheangal ri post, 's ga sgiursadh.

O THIGHEARN Iosa, spion eideadh graineil a pheacaidh dhe m' anam, agus cuir air trusgan aillidh do ghras, gus am bi e taitneach ad lathair. Amen.

Nuair tha 'n sagart a tairgse suas an arain agus an fhiona: tha Iosa ga thairgse fhein gu sgiursadh; 's fhuil phriseil ga dortadh.

O ATHAIR Shiorruidh, seall na dh' fhuilig do Mhac naomh aig a phost gus ar sabhaladh. Tha chorp naomh ga riabadh; griomh a bhios na aobhar ioghnaidh; do chumhachdan fhlathanais, agus na aobhar bròin, gaoil, us taingeal-

achd do chlann-daoine. Co an cridhe nach bi fo leòn ri faicinn coluinn Righ na glòrach fo chreuchdan? An Tì a chruthaich neamh agus talamh tha ga sgiursadh le chreutairean peacach fhein. O Shlànair, is cruaidh an càramh a tha ortsa air-son mo chiontan. O Iosa, ciod a dh' eirich dhomhsa? ciod a rinn mi? Dè dh' fhag mo chridhe cho cruaidh? Cha toir smaoineachadh air t' fhulangas tiomachadh, no taiseachadh air mo chridhe; Cha n-eirich osnadh bhom chliabh; diar cha tig air mo shuil! O Thighearna, pheacaich mi gu trom ad aghaidh. Chruadhaich mo chridhe: thiormaich tobar mo shul: chuir mo pheacannan do ghaol as m' aire, agus t' fhulangas as mo chuimhne. A Thighearna, gabh truas dhiom. Amen.

Aig cuibhrige' na cailis; tha crùn droighinn ga chur air Iosa.

O IOS, a dh' fhuilig cràdh us masladh le crùn droighinn a chur mud

cheann naomh, lot mo chridhe le fior aithreachas, los gun toill mi a bhith air mo chrùnadh leatsa ann am flathanas.

Nuar tha 'n sagart a nighe' mhiar; tha Pilat a glanadh a lamhan, sa g-innse' gu follaiseach, gun robh Iosa neochiontach.

O THIGHEARN Iosa, anns nach d' fhuair am breitheamh eucorach fhein giomh, glan m' anam led fhuil phriseil, agus teasraig mi bho ghamhlas, us bho mhìorun mo naimhdean.

Nuair tha'n sagart ga chromadh fhein aig miadhon na h-altarach agus a leughadh, tha Iosa g-eisdeachd ris a phobull a freagairt:—"Biodh fhuil oirnne, agus air ar cloinn."

GABH, ô Thrionaid naomh, an iobairt a tha sinn a tairgse dhut, mar chuimhneachan air pàis, air aiseirigh, agus air deasghabhail ar Tighearn Iosa Criosd; agus ann an onâir na h-Oighe beannaichte moire; Eoin Bhaiste, nan Ostal naomh, Peadar us Pol, agus nan naomh uile, los gun tig i gu barrachd gloir dhaibhs' us sabhalaidh dhuinne.

Aig *Orate Fratres*, se sin, dianaibh urnaigh a bhraithre; tha Pilat a fiachainn Iosa don t-sluagh, agus a g-eigheach :—" Seallaibh air an duine."

O THIGHEARN Ios, a dheonaich a bhith nad chulaidh fhanaid aig an t-sluagh, saor mise led umhlachd bho uaill, ardan agus morchuis. Fiach, tha mi gam thairgse fhein gu h-iomlan cuide ris an iobairt naoimh a tha's a tairgse air an altair; eisd gu trocaireach uime sin ri m' achanaich, agus deonaich gum b'ann a chosnadh barrachd cliu dha t' ainm naomhsa, agus leasachadh gloir dhuinn fhein san t-siorrachd, a thairgear suas i. Amen.

*Aig an Secreta.*

Tha Ios air a dhìteadh gu bhith air a cheusadh.

O THIGHEARN Ios', a dh'eisd gu tosdach ciuin ri binn a bhàis; thoir dhomhs a bhith lan striochte dha do thoil naoimh, anns gach trioblaid us diachainn thig orm sa bheathasa: 's thoir dhomh sealltuinn orra mar mhiadhonan a tha thu

cur nam rathad gu m'anam a shabhaladh. Tro Iosa Criosd ar Tighearna. Amen.

*Aig an Roimhradh.*

Nuair tha 'n sagart a leughadh le guth ard, agus an cleireach a seinn a chluig, tha iad a cur na croise air guaillean Iosa.

O IOSA, tha thu dianamh faoilte ris a chrois a tha gu bhith air a coisrigeadh le t'fhuil phriseil, tha gu bhith na h-inneal saoraidh do chlann-daoine, na h-altair dhad iobart fhein, na cathair trocair, na cuimhneachan air do bhuaidh air a bhàs, agus air do mhor ghaol. O Chrois phriseil 's tusa suaicheantas armailt mhic Dé. 'S tus an solus tha dianamh iuil dhad mhuintir dhileas fhein, ann an cuan bruaidleineach an t-saoghailsa. O Iosa na gabham nàire gu bràth as a chrois dhan tug thus uiread speis ; s' thoir dhomh neart agus toil gu giùlan gach latha gus an toill mi bhith an aireamh do dheisciobul. Is ard iolach do naimhdean a fanaid ort, ach tha mise

toirt molaidh, us gloir dhut, sa togail mo ghuth, maille ri cosheirm nan naomh 's nan aingeal a seinn, Is naomh, naomh, naomh, thus a Thighearna Dhia nam feart, tha thu lionadh nèimh agus talmhain led ghloir: aighir gun robh anns na flathas is airde: beannaichte gun robh an Ti tha tighinn an ainm an Tighearna.

Nuair tha 'n sagart a g-urnaigh air-son na h-Eaglais le guth iosal: tha Ios a giulan na crois' air a ghuailnean creuchdach gu cnoc Chalbhari an geall air fulangas gus ar sabhaladh.

A THIGHEARN Iosa, thugas domhsa gun giulain mi mo chroisean le faighidin, agus gun striochd mi dhad thoil naoimhse anns gach trioblaid. Beannaich, naomhaich, us lionoraich an Eaglais naomh Chaitliceach: thoir grasan an Spioraid Naoimh dha Ceannard, agus dha buachaillean; agus biodh gach aon dhen treud umhal freagrach dhaibh, agus an giulan iriosal diadhaidh carthannach. Deonaich an cinne-daonda gu leir thoirt a stigh gu t' Eaglais fhirinnich, agus dian umhal iad dhad lagh naomh. Amen.

Aig *Memento Domine famulorum*, se sin, cuimhnich a Thighearn air do sheirbhisich; a tha 'n sagart dianamh urnaigh an so air-son na feadhnach is math leis a chomhnadh le'achanaich; tha Ios a tionndadh mun cuairt ris na mnathan naomh, agus a g-iarraidh orra, iad a bhith gal air an son fhein agus air-scn an sliochd.

A THIGHEARN Iosa, thoir dhomhsa deoir an aithreachais, los gun glan mi bhuam mo pheacannan. Air-son na dh' fhuilig thu air an t-slighe phiantail sin, agus air-son na h-iobairt naoimh a tha sinn a tairgse suas dhut, dian trocair ormsa, agus air gach aon a bhuineas domh. Thoir mathanas dham naimhdean, dian fuasgladh air gach neach air reir uireasuidh, agus stiuir sinn uile led ghrasan anns a bheatha so, gus am bi sinn cho sona 's gun sealbhaich sinn a bheatha gun chrich.

Nuair tha 'n sagart a cumail a lamhan os cionn an arain agus an fhiona: tha lamhan us casan Iosa gan tairngeadh ris a chrois.

O M'ANAM, seall na bheil Uan Dé a fulang air do shon! Na tairngean

garbha tha's a sparradh na lamhan 's na chasan, agus leis a bheilear ga fhasdadh ris a chrann-cheusaidh; fhuil phriseil a taomadh gu talamh, bho 'lotan cràiteach. O ghaoil gun choimeas! Gum fuiligeadh tus, a Righ na glòrach, a leithid so do dhòruinn air-son peacaich thruaigh mar tha mise. Is aobhar gaoil, ioghnaidh, us bròin so dhomhsa rè mo laithean air talamh. Dè ni mi, ô mo Dhia? Ciod a dh' fhaodas mi thoirt dhut? O tairgidh mi dhut do Mhac ionmhuinn Iosa Criost, a tha dol a thighinn nuas air an altair. Sin an griomh aoraidh is urramaiche, agus an griomh taingealachd is taitniche leatsa is urrainn mi a chur an cèill dhut, ann an eirig mo pheacannan.

Nuair tha an sagart a beannachadh an arain, agus a togail suas na Sacramaid: tha Ios air a thogail suas air a chrann-cheusaidh.

O M'ANAM! leig dhiot smaointean saoghalta; le creideamh beo, umhlachd agus gradh, uidheamaich thu fhein gu aoradh a thoirt dhad Shlànair naomh;

seall Uan Dé a tha toirt air falbh peacaidh an t-saoghail a tighinn a nuas air an altair, Beannaichear dhut, O Ios a Mhic Dhé Uile-chumhachdaich, mo Thighearn agus mo Dhia. A Chriosta, tha mi toirt aoraidh dhut; tha mi creidsinn gum beil thu làthair ann a so, agus gun d' fhuilig thu am bàs air mo shon gus mo shabhaladh; ô neartaich mo chreideamh. Tha mi toirt gaoil dhut bho m' uile chridhe, thaobh 's gun tug thusa gaol gun choimeas domhsa. A Rìgh nan aingeal, cha n-fhiach mise thighinn ad fhianuis, ach, an dèigh sin, thug thu comas agus cuire dhomh gu thighinn ann. Iosa, glan m'anam bho luibhre a pheacaidh. Iosa dian trocair oirnn. Iosa deonaich gum faic mi ann am flathanas thu aghaidh ri aghaidh ann an gloir nach criochnaich. Amen.

Nuair tha 'n sagart a beannachadh an fhiona, agus a togail suas na cailis, los gun toir am pobull aoradh do dh' fhuil phriseil Chriosta: tha fuil Chriost a struthadh bho lotan air a chrois.

BEANNAICHEAR dhut Fhuil naomh a dhoirt bho lotan Chriosta, gu sa-

bhaladh a chinne-dhaonda, O Iosa, glan mise bho smal a pheacaidh led fhuil phriseil, 's na biodh i air a dortadh air mo shon gun fheum domh. O Athair shiorruidh, seall air do Mhac naomh anns am beil do mhor thlachd! Eisd ri guth na fala a tha taosgadh bho'lotan; cha n-e diughaltas a tha i g-eigheach, ach trocair agus mathanais. O mo Dhia air sgàth na dh'fhuilig Criost air mo shon air a chrois, seall air do shluagh gu leir le bàigh, caoimhneas agus trocair. Amen.

Aig *Memento Domine*, far a bheil an sagart a guidhe air-son anman nam marbh chreideach: tha Ios a g-urnaigh air-son an t-sluaigh a bha ga cheusadh.

O THIGHEARN Ios, a dh' iarr mathanas dhaibhs' a bha gad cheusadh, thoir dhomhsa grasan na h-umhlachd, na carrantachd, agus na faighidin, los gun dian mi mar a rinn thusa, math an aghaidh an uilc, agus gaol a thoirt dha mo naimhdean. O mo Dhia, tha mi tairgse dhut iobairt naoimh cuirp agus

fala Iosa Croist as leth anman nam marbh chreideach.

Ann a so ainmich dhut fhein an fheadhainn air-son am bu mhath leat guidh.

DHAIBH so, us dha gach anam aig a bheil còir air m' achanaich, thoir thus, a Thighearna, gu fois shiorruidh fhlathanais. Amen.

**Nuair tha an sagart a bualadh uchd, agus a g-radh, *Nobis quoque peccatoribus*, se sin, agus dhuinne na pecaich; tha fear de na meirlich chaidh a cheusadh maille ri Criost, a tionndadh gu aithreachas.**

O THIGHEARN Ios, a gheall flathanas don mheirleach a dh' aidich a chionta, fiach dhomhsa an trocair chiadna; agus bhona tha mi gam dhiteadh fhein ad lathair, tha mi 'n earbsa gun toir thusa, mo Thighearn agus mo Dhia, grasan an aithreachais domh, agus lan mhathanas nam uile pheacannan.

*Aig Pater Noster no Phaidir.*

**Far a bheil an sagart a g-radh urnaigh an Tigh-**

earna : tha sin a ciallachadh nam facal mu dheireadh a labhair Ios, air a chrois.

A THIGHEARN Ios, a chuir do Mhathair fo churam deisciobuil do ghraidh, agus a chuir esan fo dionsa, tha mi gam liubhairt fhein dhut le lan earbsa as do mhathas, as do throcair, agus as do dhidean. O mo Dhia, nach mi tha sona thus a bhith nad athair dhomh. Nach sòlasach ri smaoineachadh gur e flathanas is ionad comhnuidh dhomh gu siorruidh. San àm, deonaich thusa gach nì a tha feumail thaobh anma agus cuirp a thoirt domh, gus an tuinidh bhuan so a chosnadh. Tha mi toirt lan mhathanais do gach aon a rinn eucoir orm, thoir thusa mathanas domhsa. O mo Dhia, bi maille rium anns gach trioblaid agus buaireadh, 's na leig dhomh gu bràch gèilleadh don pheacadh, as leth fulangas Iosa Criosta. Amen.

Aig *Agnus Dei,* se sin, Uan Dé ; abair.

UAIN Dé, a tha toirt air falbh peacaidh an t-saoghail, dian trocair oirnn.

Uain Dé a tha toirt air falbh peacaidh an t-saoghail, dian trocair oirnn.

Uain Dé a tha toirt air falbh peacaidh an t-saoghail, thoir sìth dhuinn.

A Thighearn Iosa Criosd a thuirt rid ostail, Tha mis a fagail sìthe agaibh, tha mi toirt mo shìthe dhuibh, na seall air mo pheacannan, ach air creideamh d'eaglais; agus deonaich dhi an t-sìth agus an aonachd a tha taitneach dhad thoil; a tha beo sa rian fad shaoghal nan saoghal. Amen.

O Thighearn Iosa Chriosd, Mhic an Dé bheo, a thug led bhàs, air reir toil t'athar, maille ri co-oibreachadh an Spioraid Naoimh, beatha dhan t-saoghail, saor mise led chorp us led fhuil is ro-naomh, bho n'uile pheacannan, us bhon h-uile truaighe; thoir orm daonnan gun dluth lean mi ri t'fhàintean: agus na leig leam a chaoidh bhith air mo sgaradh bhuats a tha beo sa rian maille ri Dia an t-Athair, ann an aonachd an Spioraid Naoimh, fad shaoghal gun chrìch. Amen.

Na tionndaidh do chorp, ô Thighearn

Iosa Chriosd, a tha mise, ge mi-iomachuidh, gabhail a dhànadas a ghlacail, gu breitheanas us dìteadh dhomh; ach biodh e, as leth do throcair, na dhion agus na leigheas domh, air m'anam 's air mo choluinn : thus a tha maille ris an Athair, ann an aonachd an Spioraid Naoimh, beo sa rian ad Dhia fad shaoghal nan saoghal. Amen.

Aig *Domine non sum dignus,* se sin, Thighearna cha n-fhiach mise. Abair :—

A THIGHEARNA, cha n-fhiach mise gun tige' tu stigh fo m' ardaich, ach abair am facal a mhàin s' bĭdh m' anam sabhailte.

A Thighearna, cha n-fhaich mise gun tige' tu stigh fo m'ardaich, ach abair am facal a mhàin 's bĭdh m' anam sabhailte.

A Thighearna, cha n-fhiach mise gun tige' tu stigh fo m' ardaich, ach abair am facal a mhàin, 's bĭdh m'anam sabhailte.

Nuair tha'n sagart a gabhail sacramaid cuirp agus fala Chriosta: tha so a cur an cuimhne dhuinn gun tug Iosa suas an deo air a chrois, gus ar saoradh bhor peacannan; air reir briathran Phòil : "*Ch... tric agus a dh' icheas sibh an t-aran so, agus*

*dh' olas sibh a chailis so, taisbeanaidh sibh bàs an Tighearna gus an tig* e." 1 Cor. xi. 26.

*Comanachadh Spioradail.*

O MHIC Dhé, moladh, cliu, agus gloir gun robh dhutsa gu siorruidh, airson do ghaoil, do mhathais, agus do throcaire don chinne-dhaonda. Gu fior, is tus am Buachaille math a dh' fhuilig am bàs air-son do chaorach. O biodh mo chridhe air-son sin lan gaoil us taingealachd dhut gu bràch, mo Thighearn agus mo Dhia, m' Fhear-saoraidh, agus mo Shlànair. Ge do rinn thu iobart air a chrois, tha sinn a g-aideach nach b' airidh, nach b' fhiach, nach do thoill sinn, gun doirte' tus am boinne is lagha dhe d'fhuil phriseil air ar son. Agus cha n-fhoghnadh leat na rinn thu an sin; cha do sguir do ghaol air a chrois; is cuan nach tràigh do mhathas. Se do mhiann a bhith buileachadh do ghrasan oirnn an còmhnuidh; is sagart thu gu bràch a rèir ordugh Mhelchisedec a tairgse suas iobairt naoimh na h-aifrinn gach là. Nad mhor

ghliocas, us nad mhoir chumhachd rinn thu am miarailte iongantach so, (aran us fion a thionndadh gud chorp fhein's gud fhuil) gu m'anamsa naomhachadh, agus a bheathachadh. Tha do dhiadhachd agus do dhaondachd fo riochd arain agus fiona air an altair; le creideamh laidir tha mi toirt aoraidh dhut fo sgàil an arain agus an fhiona, a tha ceiltinn agus a falach orm do ghloir. Is truagh nach robh mi deas gus do ghabhail anns an t-sacramaid naoimh so. Ach abair thus am facal, agus bithidh m'anam sabhailte. Thigse, ô Thighearn, ann an doigh spioradail a ghabhail comhnuidh am anam. Miadaich mo chreideamh, neartaich mo dhochas, fadaidh teine do ghraidh am chridhe, agus dian rèite eadar mi agus an t-Athair siorruidh.

Nuair a tha 'n sagart a cuibhrige' na cailis tha corp Chriosta ga chuir anns an uaigh, comhdaichte le lion-anart.

A THIGHEARN Ios, a dh'fhuilig am bàs, agus a chaidh thiodhlacadh air

no shon, deonaich mo neartachadh gu ına-miannan mo choluinn a chur gu bàs, e bhith gan claoidh gach latha, air chor's ŗum bi m'anam saor, bho luibhre ghraineil , pheacaidh.

Nuair tha 'n sagart a tionndadh ris a phobull, gus a g-radh *Dominus vobiscum,* se sin, gun robh n Tighearna maille ribh : tha Ios a g-eirigh bho ıa mairbh 's ga fhiachainn fhein do na deisiobuil.

A THIGHEARN Ios, a thug buaidh air a bhàs, agus a dh'eirich an treas ıtha ann a staid ghlormhoir, cuidich ıise le cumhachd do ghras, gu eirigh bho hàs a pheacaidh gu beatha nan gras, ȝus gu fuireach anns an staid naoimh ) gu latha mo bhàis ; air chor 's gum bi th an sin aig m'anam, agus gun gairm ıu e gu sòlas nach dibir.

Nuair tha 'n sagart a leughadh urnaigh ɪireannaich na h-aifrinne : tha Iosa rè dà ichead latha ann an cuideachda nan ostal, agus ın deisciobul eile, gan soilleireachadh anns gach a thaobh creidimh.

) SHLANAIR bheannaichte, a theagaisg an creidheamh firinneach dha

do dheisciobuil, dian mise umhal dhad theagasg naomh agus striochte do riaghailtean na h-Eaglais naoimh Caitlicich, a steidhich thu fhein air a charraig, agus dha na gheall thu gum biodh an Spiorad Naomh ga stiuradh gu deireadh an t-saoghail ; gealladh firinneach nach bristear, 's nach briagnaichear a chaoidh, a dh' aindeoin farmaid us mìoruin, innleachdan us chumhachdan an dorchadais, agus ionnsaidhean eiriceach.

### *Aig a Bheannachadh.*

Nuair tha 'n sagart a dianamh comharra na croise air a phobull agus a toirt a bheannachd dhaibh ; tha Ios a togail suas a lamhan, agus a toirt a bheannachd do na deisciobuil agus a dol suas do fhlathanas nam fianuis.

A THIGHEARN Ios, a chaidh do fhlathanas an ceann dà-fhichead latha an deigh t'aiseirigh glormhoir, tog mo chridhese suas gu neamh ad dheigh. Brist slabhraidh a pheacaidh a tha gam cheangal ris an t-saoghal so ; O mo Dhia thugas domh gum bi gach nì talmhaidh

suarach neonach am shuilean, agus gum bi m' anam lionte led ghaolsa. O Thrionaid naomh, thoir do bheannachd dhomh le lamhan do phears-eaglais aig an altair; agus biodh e mar chomharradh air a bheannachadh a tha dùil agam fhaotainn measg do dhaoine taghte, maille ris an te a's eid mo ghairm gu gloir mhaireannaich. Amen.

*Aig leughadh Soisgeil naoimh Eoin.*

Anns a bheil morachd us diadhachd Iosa Criosta gu sonraichte air an dearbhadh; tha ar Tighearn Iosa Criosta na shuidhe gu glormhor air deas laimh an Athar shiorruidh.

O MHIC Dhé, agus a Sholuis an t-saoghail, thainig a nuas à uchd an Athar, gu slighe an t-sabhalaidh fhiachinn duinn, is tusa mo sholus agus mo cheann-iuil, mo bheatha agus m' iuntas; tha mi toirt urraim is aoraidh dhad mhorachd dhiadhaidh. Is tusa mo Dhia, mo Chruthadair, agus mo Shlanair. Sann gads' a mhàin tha còir air mo ghradh

agus air mo sheirbheis. O mo Dhia, gabh seilbh am anam, agus naomhaich dhut fhein e. O mo Dhia, thugas domh gum bi mi dileas dut gu ruig am bàs, los gum meal mi thu ann an aoibhneas siorruidh. Amen.

*Urnaigh an dèigh na h-Aifrinne.*

O MO Dhia, tha mi toirt molaidh, aoraidh agus cliu dhut, a chionn gun tug thu comas domh a bhith an lathair na iobairt naoimh so air an latha an diugh. Thoir mathanas domh anns gach peacadh anns na thuit mi le smaointean fuadain, no le fuar chrabhadh. O Thighearn Iosa, bho bhrigh's bho thoradh na h-iobairt beannaichte so, thoir grasan domhs' a bheir misneach agus càil domh gu imeachd gu sabhailte tro thrioblaidean, chunnartan, agus bhuairean na beatha so, los gum bi mi cho sona 's gun sealbhaich mi rioghachd fhlathanais. O mo Dhia, tha mi cur romham a bhith dileas seasmhach nad sheirbheis gu latha mo bhàis; neart-

aich agus naomhaich mo thoil agus mo dhùrachd, air sgàth fulangas agus bàs mo Shlànair Iosa Criosta.—Amen.

---

## BUIDHEACHAS AN DEIGH NA H-AIFRINNE.

*Urnaigh.*

O DHIA Uile-chumhachdaich, sa Shlànair uile-throcairich, a Sholuis an t-saoghail sa Ghloir fhlathanais, tha sinne le umhlachd 's le taingealachd a g-aideach na comaine a chuir thu oirnn, le thu fhein a liubhairt ad thobhartas peacaidh us réite air ar son, ann an iobairt bheannaichte na h-aifrinne tha sinn air eisdeachd. Deonaich, tha sinn a g-achanaich ort, ar n-inntinn a shoilleireachadh led ghrasan, ar cridhe a lasadh led ghradh, us cumhachdan ar n-anma air fad a naomhachadh, air chor's nuair labhras ar beul na briathran tha t'Eaglais naomh cur romhainn, gum bi ar cridhe toirt aoraidh dhad phearsa dhiadhaidh, sa gabhail ioghnaidh á lionmhorachd do mhathais us do

throcair, Thoir dhuinn os barr bhith an geall air gluasad san t-slighe dhiadhaidh anns an d'imich thu fhein, los gum bristear mu dheireadh gach teud peacaidh tha gar ceangal ris an t-saoghal, le bhith sìor smaoineachadh air gloir shiorruidh fhlathanais; agus gun dluthaich sinn le gaol daingean riuts a tha maille ris an Athair agus an Spiorad Naomh, ann an cumhachd 's ann an gloir gu siorruidh. Amen.

## TE DEUM *no Laoidh molaidh do Dhia.*

THA sinn, a Dhia, seinn do chliu,
A g-aideachadh gur tu ar Triath,
Toirt urraim dhut tha 'n domhan mor ;
Athair gun tùs gun chrich.

Tha na h-Aingle naomh gu leir,
Tha Cumhachdan nèimh gu h-ard,
Tha Cherubim le caithream binn,
Us Seraphim a seinn gun tàmh :

Is Naomh, Naomh, Naomh
Thu, Thighearna Dhia nan slògh ;
Tha neamh us talamh lan,
Led mhorachd us led ghloir.

Tha còisridh ghlormhor Ostala,
Tha Fàidhean 's airde cliu,
Tha armailte geal nam Mairtirean,
Gad mholadh, a Righ nan dùl.

Anns gach àite a ta fon ghrein,
Tha t'Eaglais naomh, a Dhia,
A g-aoradh dhut sa toirt gèill ;
Athair na morachd gun chrich.

Aig t'aon Mhac fior tha h-uile còir,
Air urram us gloir mar-aon ;
Mar sin 's an Ti ni cobhair oirnn,
An treas pearsa den Trionaid naoimh.

Is tus, a Chriosta, Righ na gloir,
'S tu Mac Siorruidh gun tùs,
Nach d' rinn tàir air com na h-Oighe,
Gu sabhaladh a cheannach dhuinn.

Thug thu buaidh air guin a bhàis,
Dh' fhosgail tu dhad chreidich nèamh ;
'S tu tha 'n gloir Athar nan gras,
Nad shuidhe air deas laimh Dhé.

Thig thu thoirt breith air an t-sluagh ;
Gabh truas dhed mhuinntir fein,
A shaor thu led fhuil bu mhor luach,
A thaom bhuat ro ioma creuchd,

Mealadh iad do ghloir gu bràch,
Air an aireamh measg nan naomh,
Fo sgèith do chumhachd biodh iad slan,
Ann an seilbh do ghrasan caomh.

Riaghail iad us dian dhaibh iul ;
Stiuir iad gu beatha bhuain ;
Molaidh sinn thu, Dhia nan dùil,
Gach là bithidh do chliu ga luaidh.

Molaidh sinn t'ainm gun tàmh,
Gu lath' ar bàis 's na dhéigh ;
Cliu bheirear dhut gu bràch :
Dion sinn led ghras bho bheud.

Dian trocair oirnn, a Dhia nan gras ;
Reir ar n-earbsa dian trocair oirnn.
Mo dhochas tha unnads' a mhàin :
Chaoidh cha bhi faillinn orm.

## CL. SALM.

MOLAIBH an Tighearn na ionadan naomh : molaibh e ann a speur a chumhachd.

Molaibh e air-son a ghriomhan treuna : molaibh e a reir lionarachd a mhorachd.

Molaibh e le fuaim trompaide : molaibh e le saltair us clarsaich.

Molaibh e le tiompan us cosheirm : molaibh e le teudan us organ.

Molaibh e le ciombala dea-fhuaimneach : molaibh e le ciombala subhachais : moladh gach spiorad an Tighearna.

Gloir do 'n Athair, 's don Mhac, 's don Spiorad Naomh, a bha, sa tha, sa bhitheas gu siorruidh. Amen.

# FAOISID

## UIDHEAMACHADH GU FAOISID.

*Soilleireachadh air Faoisid.*

MA 's math leat t'eisdeachd a dhianamh leis an uidheamachadh cheart, feumaidh tu do chomhairle a chur ri Dia le moran suim, agus, beagan laithe ro-laimh, iarraidh air gu tric agus gu dìan, comhnadh a ghrasan thoirt dut ; gu h-araid ma thachair dhut bhith moran ùine ann a staid a pheacaidh ; rud a chuireadh feum air dol a leth taobh uaigneach car beagan lài, gus thu fhein a dhianamh deas le urnaigh agus crabhadh ; gus an gnothach a ghabhail fos laimh le curam, agus gus an tuigeadh tu do staid le feartan urnaigh agus crabhaidh.

Rannsaich do chogais le dichioll mor agus saothair, gun dol gu geilt no imecheist. Cuidich do mheomhair le clar-innse nam peacannan, agus gabh sàr bheachd air na h-ana-miannan tha fuaighte riut ; air a chuideachda anns an robh thu ; air do ghnothaichean gnàthail ; air dleasnasan do staid, agus air an doigh anns do choimhlion thu iad ; h-uile peacadh anns do dh' eirich dhut tuiteam an griomh no 'n dearmad



faigh amach, agus cho tric agus a bha thu ciontach.

An dèigh do chogais a rannsachadh mar a thige' dhut, na saoil gu bheil thu nis deas air-son t'eisdeachd, tha chuid is cudthromaiche den chûis fhathasd romhad; agus se sin uine agus saothair a ghabhail ort fhein gu fior aithreachas a thogail nad chridhe, maille ri gràin fhăthasaich air-son do chiontan leis an tug thu tàir do Dhia; agus rùn laidir le cuideachadh a ghras gun seachainn thu na peacannan ciadna á so suas cuide rin ceann-aobhair, agus gun cleachd thu miadhonan iomachuidh gu tòiseachadh air caithe-beatha ùr.

Gu ruighinn air bròn cridhe air-son do pheacannan, agus rùn laidir an seachnadh, feumaidh tu na grasan so iarraidh gu durachdach air Dia (oir sann uaithse thig iad); uime sin gus do chridhe a ghluasad gu fior aithreachas, leag t'aire gu dìan air urnaigh agus smaointean crabhach, us gu h-araidh air na ceithir nichean deireannach, air grainealachd a pheacaidh, air mathas Dé, air pàis agus bàs Chriosta. Nuair a ruigeas tu air a mhulad throm so, le beachd a bhith dileas do Dhia, faodaidh tu bhith an dochas bhith uidheam-

aichte air-son t' eisdeachd ; ach as easbhuidh so cha n-eil thu deas. Ma tha dad air t'inntinn a tha sgàth ort aideach, leig air urnaigh agus bròn as ùr gus am faigh thu neart agus grasan a chuireas am fiamh ceacharra so air chul. Agus a chaoidh na gabh a dhanadas no a ladarnas ort fhein, dol gu t'eisdeachd ann am beachd briag a dhianamh don Spiorad Naomh. O ciod e an toil-inntinn nach toir e dhut do chridhe aotromachadh bho eallach a pheacaidh! Agus dè am fàsgadh agus an cnamh-cogais nach eil nan cleith.

An àm aideachaidh, umhlaich thu fhein, agus innis do pheacannan gu saor soilleir, gun an laghdachadh le lethsgeulan, no le tilgeadh na coire air an atharrach: dean lan aideach air seorsa agus air aireamh do pheacannan maille ris na cuisean tha g-atharrachadh an naduir no leasachadh gu mor an coire.—Biodh do bhriathran beusach, agus, ma ghabhas e seachnadh dut, na toir suas ainm duine air bith a bha na aobhar peacaidh dhut.

*Urnaigh ro Rannsachadh Cogais.*

O MO Dhia, a tha fianuiseach air smaointean diomhair mo chridhe; Tha fios agad gur ann gu leasachadh do

ghloir, us sabhaladh m'anma tha mi tighinn a dh' aideach mo pheacannan. Tha mi an geall air m' anam a ghlanadh bho smal a pheacaidh le sacramaid naoimh na faoisid, a dh' ordaich thu gu leas m' anma. O mo dhia, thoir domh comhnadh do ghras gus an dleasnas cudthromach so a chur an griomh, ann an seol 's gum faigh mi mathanas am pheacannan. O mo Dhia, tha mi faicinn gu soilleir gun d'rinn mi iomadh eucoir ad aghaidh, a thoill do chorruich agus do dhiughaltas; agus mur faigh mi mathanas unnta, gun teid mo thilgeadh as t'fhianuis gu bràch. Tha mi nis ma-ta ro-dheonach air staid m' anma a rannsachadh, agus mo pheacannan fhaighinn a mach, leis an tric a thog mi t'fhearg. Ach, ô mo Dhia, cha dian mi ach mi fhein a mhealladh mur faigh mi soilleireachadh do ghras. Air an aobhar sin cuir thus an cuimhne domh gach peacadh agus eucoir anns a bheil mi ciontach: oir is math tha fios agam nach eil nì am falach no 'n dubhar ort. Ach tha mise fo dhuibhre 's fo cheo a pheacaidh. Tha mi air mo chuairteachadh le aineolas, tha m' ana-miannan gam dhalladh, agus m' ardan a cur sgleo air gach eucoir; agus ged is leir dhomh cuid dhe mo

lochdan, tha roinn mhor dhem pheacannan am falach air suilean m' anma. Ach, ô mo Dhia, thoir thus iad sin am follais domh; dearrsadh solus do ghras air m'anam, los gum faic mi gu soilleir gach eucoir a rinn mi, agus gach giomh us fàillinn tha fuaighte rium, agus na biodh dad air bith am falach orm a dh' fhaodas bhith na aobhar ditidh dhomh. O Spioraid Naoimh, sgap thus an ceo tha ga mo chur iomrall; fiach dhomh mo neonachd, mo shuaraiche, mo bhochdainn, agus graineal-achd mo pheacannan, los gum faigh mi eolas orm fhein agus ortsa mo Dhia; agus gun till mi riut le cridhe aithreachail agus brònach, leis an toill mi fathamas agus trocair a bheir mathanas domh am pheac-annan. O mo Dhia, leis nach àill bàs a pheacaich, ach gum bi e beo, dian rèite rium air an lath 'an diugh. Thoir mis-neach dhomh, dian mo neartachadh, mo chuideachadh, agus mo chomhnadh. Thoir bhuam spiorad an ardain, los gun aidich mi mo pheacannan gu saor agus gu soilleir, le cridhe iriosal agus brùite. O mo Dhia, thoir rùn laidir dhomh am peacadh agus ceann-aobhair a pheacaidh a sheachnadh í so suas, air sgàth do Mhic Iosa Criosta. Amen.

## RANNSACHADH COGAIS.

### *Air na Deich Fàintean.*

I. FHAINTE. Tha cion Creidimh, Dochais, Graidh, agus Crabhaidh a bristeadh air an fhàinte so.

Cion Creidimh. An robh ciad phuingean do chreidimh, mar tha rùn-diomhair na Trionaid, fàintean Dé, 's na h-Eaglais, agus na seachd sacramaidean an aineol ort? Na chuir thu an teagamh, no 'n d' aicheadh thu puing sa bith dhed chreideamh? Na dh' aontaich thu le eiricich, no le droch cuideachda nan labhairt an aghaidh do chreidimh, no deagh bheusan? Na leugh thu leabhraichean eiricich le tlachd no cunnart dha t'anam? An d' rinn thu diù, no 'n tug thu tàir do rudan naomh? An robh thu rannsachadh rùintean diomhair Dhé, agus a fiachainn rin tuigsinn le tùr naduir. Na dh' iarr thu eolas no leigheas air draoidhean no bana-bhuidsichean? An robh thu cur seadh breige air facal Dé, no ga thoirt a stigh ann an seol faoin, no mar ghéire facail? An robh thu toirt creideis do bhruadar no do dh' aisling cadail, agus gam breithneachadh?

Cion Dochais. An robh thu toirt cèill do ghrasan Dé, no call do dhùil ri trocair, 's ri mathanas do pheacannan? An robh thu gabhail danadais air mathas Dé, le bhith dol air t'adhart ann an drochbheart, no cur dàil anns an aithreachas? An robh thu gabhail uiread dhanadais as do neart fhein, no á grasan Dé, 's gun do chuir thu thu-fhein ann an cunnart peacaidh, le dol an droch cuideachda no leughadh dhroch leabhraichean, no dianamh rud air bith eile a thigeadh gu dolaidh cuirp no anma dhut?

Cion Graidh. An robh thu toirt gaoil do Dhia os cionn gach nì, no an tug morchuis no ardan ort an lagh a bhristeadh, a roghainn air tàir no masladh fhulang bho dhaoine, no thu-fhein a chomharrachadh mach mar Chaitliceach? An tug saidealtas, nàire, no cabhag shoaghalta ort t' urnaigh, no dleasnas sa bith eile fhàgail? An robh thu diochuimhneach air Dia, no neo-aondach da ghrasan? An robh sgàth ort labhairt mu Dhia, no an robh thu mi-thaingeil dha air-son a ghrasan, agus a thiodhlaicean dhut.

Cion Crabhaidh. An robh thu lubadh do ghlùn gu tric do Dhia; gu h-araidh much agus anamuch? An robh thu gabhail t' urnaigh le suim agus le dùrachd, no 'n robh thu leigeil le smaointean eile drùdhadh a stigh ort led dheoin? An tug thu as-onair do Dhia, no sgainneil do 'n atharrach le luasgan, bruaillean, no cadal an àm na h-urnaigh? An robh thu cur dhiot bho latha gu latha sgur de 'n olc, agus tòiseachadh ri math?

II. AM beil e na chleachdadh agad bhith toirt ainm Dhé an diamhanas? Dè cho tric? Am bi thu ri mionnan breige no obainn? An tug thu mionnan eithich, a dh' fhaodadh dolaidh a dhianamh air an atharrach, a thuilleadh air peacadh an aghaidh Dhé? An tug thu do mhollachd do neach air bith, no 'n d' rinn thu guidhe dhut fhein? Na ghabh thu tlachd ann am mionnan an atharraich? Na bhrosnaich thu e gan ionnsaidh? An tug thu bòid nach robh ceart, no fos cionn do chomais a choimhlionadh; no ma bha i ceart, na bhrist thu i, no 'n robh thu fadalach ga cur an griomh?

III. NA bhrist thu air an Dònach, no làithean saor? an d' rinn thu-fhein, no na leig thu le h-aon sa bith a bha fod rian, am bristeadh, le seirbheis mhi-riatanaich sa bith a dhianamh air na làithean sin? Na chosg thu bheag de na làithean sin ann an diamhanas, leisg, cluith no sùgradh? An d' eisd thu an aifrionn, an tug thu 'n aire gu math don teagasg, do chrabhadh, 's do leabhraichean diadhaidh?

IV. *Tha dleasnas cloinne agus pharantan mar-aon anns an fhàinte so.*

MAR *urra Chloinne.* An tug thu tàir no as-onair dhad pharantan ann am briathran no an dianadas? Na dhiult thu an comhairle a ghabhail? An robh thu leisg diorrasach dhaibh, no coma umpa? An robh thu g-ordachadh am bàis gu ruighinn air an cuid? am bu mhath leat olc sa bith eirigh dhaibh? An d' rinn thu diù dhe an comhairle? Na ghabh thu gu h-olc achasan uapa? An d' rinn thu olc sa bith air an iarratas? Na thog thu gu feirg no corruich iad?

*Mar Sheirbhiseach.* Na dhiult thu

gnothach sa bith dhianamh a dh' iarr do mhaighstir no do bhana-mhaighstir ort? An robh thu mi-dhurachdach no mi-dhileas ann an gnothach sa bith a bha 'n earbsa riut? Na leig thu call sa bith nan rathad? An robh cion dichill ort a cur air adhart gach nì a thigeadh gu feum dhaibh?

*Mar Pharanta.* An robh thu gun umhail gun speis dhed chuid cloinne, no mi-fhreasdalach orra thaobh cuirp no anma? An robh thu toirt achasain daibh nuair a rachadh iad as an rathad, no leigeadh leo bhith ruith air an toil fhein? Seall air an laimh eile nach robh do chuid cloinne mua 's beadarrach agad. Fiach nach robh thu toirt droch shamhla dhaibh le droch ghiùlan ort-fhein. An robh thu cruaidh orra, no coimheach riu? An robh thu g-iarraidh an cur gu ceird, no staid sa bith eile, an aghaidh an toil.

*Mur Mhaighstir.* An robh thu curamach us faicilleach mu ghiùlan agus mu chaithe-beatha do sheirbhiseach, a toirt comhairle gu 'n leas orra, agus gan cronachadh an uair bu chòir? an robh thu

toirt orra an urnaigh a ghabhail, an aifrionn eisdeachd, agus na sacramaidean achleachdadh? An robh thu dianamh diù dhiu, a sealltainn sios orra, a toirt tàire dhaibh, a trod riu? An robh thu diultadh an tuarasdal a phaigheadh, no cur dàil ann?

*Ann an so rannsaicheadh gach aon e fhein air a staid fhein.*

Ma 's Fear-taighe e, sealladh e ciamar a tha e toirt an aire air fhein agus air a theaghlach; agus mar sin, ceasnaicheadh gach duine e fhein, ciod sa bith driachd a th' aige.

V. BHEIL thu ciontach ann am murt, no 'n dortadh fala neochiontaich? An d' rinn thu ciorram no dochann air an atharrach? Na bhuail, no na chiurr thu e? An robh goimh no farmad, diumb no gamhlas agad ris? An tug thu trod, beum, no sglamhrainn dha? An d' rinn thu olc no diughaltas air; no 'n robh an toil agad? Na dhiult thu nathanas a thoirt seachad? Na chum thu fearg ris? An robh thu fuar coimheach ris, a seachnadh bruidhinn a dhian-

amh ris, no fàilt a chur air? An tug thu sgainneil seachad, se sin peacadh a dhianamh an lathair feadhnach eile? Agus is leasachadh air do pheacadh, ma sann gu feadhainn eile a bhrosnachadh gu peacadh thug thu seachad sgainneil? A g-eigneachadh, a comhairleachadh, no cuideachadh an atharraich gu peacadh a dhianamh? A dianamh dion no cultaice do dhroch dhaoine, no dol eadar iad us ceartas; a toirt eolais do 'n atharrach air a pheacadh nach b' aithne dha; a moladh an uilc, no na feadhnach a bhios ris an olc; a dianamh uaill as an olc a rinn thu fhein; a toirt droch mheas air an atharrach, no air a dhianadas, no laghdachadh a chliu: gun bhith toirt h-uile oidhirp a b' urrainn thu air dea-fhaghlum, dea-oilean, agus dea-bheusan ionnsachadh do 'n fheadhainn a bha fod churam; a dianamh dearmaid air oibrichean na trocaire spioradail no corporra?

VI. *Bristear an t-siathamh fàinte air ioma doigh.*

LEIS *an Teangaidh:* le bhith labhairt cainnt dubailte as an tuigear seadh neoghlan; le draosdachd no drabasdachd;

le seanachas salach ; no g-aithris eachdraidh mi-bheusaich ; a gabhail orain gaoil ; a toirt comhairle, seolaidh, no brosnachaidh gu mi-ghimneachd.

*Leis an t-Suil* : a coimhead air rudan a thogas droch smaointean ; mar tha sealltainn air an atharrach a bheil e maiseach no briadha ; no air dealbhan mi-bheusach ; no ort fhein, no neach eile ann an seol mi-àraid ; a leughadh leabhraichean mi-shuairc.

*Leis a Chluais :* a g-eisdeachd ri cainnt shalaich, draosdachd no drabasdachd, orain ghaoil, eachdraidh mhosaich ; a gabhail tlachd as a leithid sin de sheanachas, no ga leigeil air adhart nuair a bha e nad chomas a bhacail, no nuair nach robh, a fuireach san droch cuideachda.

*Le Laimhseachadh :* a beantuinn dut fhein, no do fheadhainn eile ann an seol mi-àraid ; a breith air boirionnaich, gan laimhseachadh, no gam pogadh an doigh mhi-bheusach.

*Le Smaointean :* a stad gad dheoin air

smaiontean salach, a gabhail tlachd unnta, a toirt aonta dhaibh, no cur romhad an cur an griomh.

*Le Griomh:* ciontach ann an diolanas, an adhaltras, no am peacadh an aghaidh naduir ; ma si maighdean, no banacharaid thug thu as an rathad, is miadachadh air do pheacadh e ; bu leasachadh cuideachd air, ma bha eiginn, cruaidh impidh, no gealltanas breige sa chùis.

VII. CIONTACH ann an goid ; a cumail cuid an atharraich uaithe ga b' oil leis, no dh'aindeoin ; a diultadh t' fhiachan a phaigheadh, gan aicheadh, no cur dàil unnta ; ri cuir, no mealltaireachd an am bargain ; a dianamh call sa bith air an atharrach, no milleadh air a chuid ; le toirt séachad droch airgid, no ga chùineadh ; a diultadh deirce do dhaoine bochda, neo-fhuasglach air daoine feumach.

VIII. A TOGAIL fianuis bhreige an aghaidh do choimhearsnaich ; a dianamh bhriag, no gan dion : a cur fodha an neochiontaich, agus a toirt an

uachdar a chiontaich; ri culchainnt sa dubharachadh cliu an atharraich; a dianamh follaiseach a pheacannan no fhàillinnean diomhair; ri ceilg, no gabhail coltais dhiadhaidh ort fhein bhon leth a mach.

IX. A SANNTACHADH bean do choimhearsnaich. *Tha chuid eile air an t-siathamh fàinte.*

X. AN robh thu sanntachadh rud sa bith a bhuineadh do 'n atharrach? *Chunnacas a chuid eile air an t-seachdamh fàinte.*

*Fàintean na h-Eaglais.*

NA thraisg thu an Carghus, agus làithean eile bh' air an ordachadh? Na sheachainn thu feoil air Di-haoine agus laithean eile nach eil e ceadaichte a h-iche? Na dh' eisd thu an Aifrionn air Di-dònaich agus air làithean feille? An d' rinn thu deagh fhaoisid 's na ghabh thu comaine, aon uair sa bhliadhna an car is lugha: deachamh a phaigheadh dha na pearsachan-eaglais; posadh le bainis anns a Charghus no san Aidbhen, no 'n taobh stigh den cheathramh ceum cairdeis?

## *Na seachd Peacannan Bàis.*

I. UABHAR. Na ghabh thu tlachd asad fhein no as do bhuaidhean a thaobh cuirp no anma? An robh thu cur bosd asad fhein, as do ghliocas, as t' fhaghlum, as do spionnadh, as do chuid, no as do chairdean? An robh barail mhor agad ort fhein? No an robh thu toirt ionnsaidh air gnothaichean mora a bha fos cionn do neirt? An robh do bharail mhor ort fhein gad dhianamh cruaidh, magail, tàireil air feadhainn eile? An deach t' ardan cho fad' agus neopris a dhianamh air an fheadhainn a bha fos do cheann, no monmhur nan aghaidh, no bhith as-umhail daibh? Gun a bhith gabhail rid choire, no gad dhion fhein le lethsgeulan faoin no briagach? A cur suarach an seolaidh, agus an achasain? Dìan diorrasach nad bheachd fhein? Mi-thaingeil do Dhia airson a thiodhlaicean dhut?

II. SANNT. An robh thu g-ordachadh agad fhein rud sa bith de chuid an atharraich? *Chunnacas a chuid eile air an t-seachdamh fàinte.*

III. DRUIS. *Chunnacas so air an t-siathamh fàinte.*

IV. CRAOS. An robh thu air mhisg? Na chuir thu feadhainn eile air mhisg? Na ghabh thu tuille sa chòir de bhiadh, no le tuille sa chòir de lŏn no de ghionach?

V. LEISG. An tug leisg ort dearmad a dhianamh air t' urnaigh much no anamuch? An tug leisg ort dleasnas sa bith eile a dhiochnachadh, no fhagail gun dianamh? An robh thu trom neo-shuntach, marbhanta, fadalach ri gnoth-ach air bith a bhuineadh dhad staid?

VI. FARMAD. An robh thu gabhail bròin, no dorrain chionn gun robh an t-atharrach na b' fhearr buaidh-ean, na bu mhua cuid, no na b' fhearr doigh na thu-fhein? Am bu mhath leat a chall? An robh droch dhurachd agad dha?

VII. FEARG. Na las thu suas ann an corruich no 'm feirg ris an atharrach? Na leig thu mach t' antlachd le mionnan, maoidheadh, smàdadh, cain-eadh, magadh, no diughaltas? Na chum thu 'n fhearg ann ad chridhe? An robh

thu mi-fhaighidneach fo chroisean, fo anshocair, 's fo easlaintean ?

An so tha e ri thoirt fo-near, nach e am peacadh a mhàin tha ri aideach, ach bharr air sin, tha co liuthad uair sa thuit thu anns gach peacadh ri innse'. Tha seorsa, aireamh, us cùisean miadachadh a pheacaidh ann an seol comharraichte, ri thoirt fos nàird ; agus ma thugadh air falbh cuid no cliu an atharraich, feumar a chuir air ais.

*Urnaigh airson Aithreachais.*

O THIGHEARNA, is aobhar mulaid us bròin domh an sealladh a thug thu domh air mo pheacannan. Tha iad trom, lionar, graineil. Och, is ioma doigh air na thoill mi t' fhearg agus do chorruich ! Tha fios agam gun eirich iad suas gus mo dhiteadh aig uair mo bhàis, mur glan mi bhuam iad an drasda le fior aithreachas. Ach, ô mo Dhia, sann bho do laimh fhialaidh thobhairtichse, tha dùil agam ris na grasan sin fhaotainn. Mur gluais thusa mo chridhe le fior bhròn air-son mo chiontan, bithidh mo shaothairse diamhain, agus bithidh mi

truagh gu bràch. Och, chuir mi suarach do mhathas ! Rinn mi diochuimhne air do chaoimhneas, mhi-bhuilich mi do ghrasan, agus bha mi neo-thaingeil air-son gach trocair rinn thu orm. Is iomadh anam tha 'n diugh a losgadh ann an lasraichean iutharn air-son nas lagha pheacannan na rinn mise. Ach gabh truas dhiom. Is mor t' fhathamas rium, nuair thug thu rathad dhomh gu tilleadh riut, agus mo shìth a dhianamh suas riut. So an rud a tha toirt misnich dhomh, ô mo Dhia, beannaichte gun robh t' ainm gu bràch. O mo Dhia, na agair orm peacannan nan lài a chaidh seachad. Thoir lan mhathanas domh unnta, le fior aithreachas a thoirt domh ; air chor 's gum bi mi aon uair eile air mo chunntadh am measg do sheirbhiseach. Thus, ô Dhia, a chruthaich an saoghal le facal do chumhachd, cruthaich cridhe glan am chom. O Thighearn Iosa, seall orm le bàigh. Lion m' anam le brŏn spioradail, us le fuath agus gràin air mo pheacannan. A so suas le comhnadh do ghras bheir mi gaol dhut fos cionn gach nì : bithidh mi dìan dileas ann ad sheirbheis. Bithidh aoibhneas ann am lathanas air-son aona pheacaich a ni

aithreachas. O Athair na trocaire, deonaich gum bi m' aithreachas cho trom agus cho firinneach, 's gun toir e sòlas do chùirt fhlathanais, Air cridhe brùite, a Thighearna, cha dian thu tàir. O Thighearna, dian trocair orm, a thaobh 's gur peacach truagh mi. Air sgàth bàs dòruinneach mo Shlànair Iosa Criosta, dian trocair orm.

*Urnaigh dh' fhaodar a radh tric ro eisdeachd.*

IOSA, thoir mo pheacannan gum chuimhne.

Iosa, thoir dhomh grasan an aithreachais.

Iosa, thoir dhomh grasan na h-umhlachd.

Iosa, thoir dhomh grasan na h-irioslachd gus mi fhein a dhiteadh aig cathair na faoisid, los nach teid mo dhiteadh aig cathair a bhreitheanais.

Iosa, thoir neart us misneach dhomh, ann an doigh 's nach toir an t-ardan orm peacadh sa bith a chleith. Is fhasa dhomh dol fo nàire car tamuill bhig, na m' anam a chur ann an cunnart dol gu dòruinn shiorruidh.

Iosa, tha mi cur romham le comhnadh do ghras mo pheacannan aideach cho saor, agus cho soilleir, us ged b' e so uair mo bhàis.

Iosa, gabh truas dhiom.

Iosa, dian trocair orm.

Is aobhar nàire agus brôin am peacadh; ach is aobhar aighir us sòlais do dh' ainglean Dé, gum biodh e air an nighe' air falbh ann an tobar na faoisid. O m' anam, biodh aoibhness ort; tha Dia toileach air rèite a dhianamh riut: glac a lamh throcaireach, tha i sìnte mach gu rèite a dhianamh suas riut: na diult a mhathas. O mo Dhia, air sgàth Chriosta, thoir dhomh fior aithreachas air-son mo pheacannan, agus thoir air ais dhomh mo chòir air flathanas: us na leig m' anam gu bàs siorruidh.

---

## URNAIGH AN DEIGH NA H-EISDEACHD.

A DHIA na trocaire, tha mi toirt moladh dhut agus cliu air-son 's gun tug thu dhiom eallach throm mo pheacannan. Le cridhe iriosal gun cheilg, dh' aidich mi h-uile peacadh air am

b'urrainn domh cuimhneachadh, dha m' Athair-faoisid. Deonaich gum bi an fhaoisid so taitnach nad shuilean. Thoir lan mhathanas domh anns gach peacadh a chuimhnich mi, agus nach do chuimhnich mi aideach. O Thighearna, thugas domh a bhith nas curamaiche, agus nas dichiollaiche à so suas ann ad sheirbheis, agus cul a chur ri gach leannan peacaidh tha fuaighte rium, dha bheil mi nis a toirt fuath agus gràin mo chridhe. Le do chomhnadh, ô Thighearna, cha dian mi peacadh tuille, a thoilleas t' fhearg fhad 's is beo mi. O Shlànair, neartaich mi an aghaidh nam buairidhean is mua a tha cur a dhiachainn orm. *(Ainmich an so iad.)* Thugas domh h-uile cunnart agus ceann-aobhair peacaidh a sheachnadh gu curamach á so suas. O mo Dhia, seall tha gach faillinn is coirbte a thainig nuas orm bho Adhamh air an tromachadh agus air an aingneachadh le mo dhroch dhianadas fhein. Ach a nis le comhnadh do ghras tha mi cur romham nach bi mi ciontach am feasd ann am peacadh bàis. Ni mi dichioll air gach giomh agus faillinn a tha unnam a leigheas, agus gach nì dhianamh gu barrachd gloir

dhutsa. O Iosa, beannaich mo thoil mhath agus mo dhurachd. O mo Dhia thugas domh mo chogais a rannsachadh gu mean agus gu dichiollach a h-uil' oidhche ; agus toiseach mo ghriomhan a thoirt dutsa h-uile maduinn, air chor's gum bi chuid eile de 'n latha air a bhuileachadh gud ghloir. O mo Dhia, thugas domh mo Bhreitheanas-aithrich a chuimhneachadh, agus a chur an griomh le spiorad na h-umhlachd agus an aithreachais. Thugas domh a h-uile latha bhith gabhail am barrachd saothrach orm fhein, gu fàs nas diadhaidh agus nas fhearr : air chor 's gun ruig mi mar sin air lan mhathanas am pheacannan, air coimhlionachd caithe-beatha, agus air duais shiorruidh anns an ath-shaoghal : tre' Iosa Chriost ar Tighearna. Amen.

*Gealladh.*

*Si comhairle Naoimh Franse de Sales do neach a ni eisdeachd, gun tugadh e an gealladh laidir so do Dhia a bhith dileas dha tuille.*

NN. AIR mo ghlun am fianuis an Dé shiorruidh, agus uile chùirt fhlath-

anais, tha mi faicinn a mhiad sa dh' fhiach thu, Athair na h-iochd, de throcair riumsa, creutair bochd gun diù, gam chruthachadh á neoni, gam ghleidheadh, gam àrach, gam thiarnadh bho ioma cunnart, agus a buileachadh cho liuthad tiodhlaic orm: ach gu sonraichte tha mi faicinn cho iochdar, 's cho baigheil sa chuir thu, Dhia ghrasoir, suas ri mo pheacannan; gu tric a g-iarraidh orm tilleadh, agus deagh bheusan a leanail; agus gus an latha an diugh a feitheamh, gu ro fhaighidneach, ri m' aithreachas agus rim thionndadh bho gach eucoir a rinn mi ort, agus bhom mhi-thaingealachd, am mhi-dhleasnachd, 's am mhi-dhligheachd, leis an robh mi cur dáil anns an aithreachas, agus a dianamh neopris dhed ghrasan. Tha mi faicinn mar an ciadna, ged a chaidh mo naomhachadh, agus mo chomharrachadh a mach do Dhia mar urra-chloinne aig tobar a bhaistidh, guna bhrist mi air na bòidean sin le bhith gu nàireach, agus gu maslach, a milleadh agus a truailleadh buaidhean m' anma, agus ceudan mo choluinne, le peacachadh an aghaidh mo Dhé phriseil: ach tha mi nis a tilleadh rium fhein, agus a tuiteam, le cridhe iriosal, brùite, air bialaobh cathair cheartais mo

Dhé; tha mi thuilleadh air sin a g-aideach g-innse', agus g-aithris guna pheacaich mi gu trom an aghaidh mo Dhé uile-chumhachdaich; agus gu bheil mi ciontach ann am pàis agus bàs Iosa Criost air a chrois, lem pheacannan a choisinn dhàs am bàs agus an dòruinn sin, agus a thoill dhomhsa mo thilgeadh air chul, agus mo dhiteadh gu siorruidh.

Ach a tionndadh ri cathair mo Dhé is mua trocair, le cridhe aithreachail agus goirt air-son peacannan mo bheatha uile, tha mi sireadh, gu h-iriosal mathanais, ghrasan, agus trocair, á uchd pàis agus bàs Slànair agus Fear-saoraidh m' anma. Air a bhunsa mar aona stèidh mo dhochais, tha mi g-ùrachadh agus a daingneachadh nam boid a thugadh, as mo leth, aig tobar a bhaistidh; cùl chur ris an deomhan, ris an t-saoghal, agus ris an fheoil: agus a g-oillteachadh ro chaochladh impidh, ro bhuaireadh an aibhistir, 's ro chealgaireachd an t-saoghail a nis agus a chaoidh. Agus a tionndadh ri mo Dhia is mua iochd agus trocair, se m'aigne, mo mhiann, agus mo dhurachd á so suas a sheirbheis a dhianamh, agus gaol a thoirt dà, nach diobair a bhos no thall. Agus anns a

bheachd sin tha mi toirt seachad dha, mo spioraid le uile bhuaidhean, m' anma le uile chumhachdan, mo chridhe le uile rùin, mo choluinn le ceudan air fad, a gealltainn nach millear ball dhiom tuille le olc a dhianamh an aghaidh toil an Dé mhoir, dha bheil mi gam thoirt fhein seachad bhom chridhe ; agus a gealltainn bhith dleasnach, umhal, dileas da, gun tarruing air ais, gun mhùthadh beachd, gun chaochladh inntinn.

Ach, mo thruaighe! ma bheir buaireadh an namhaid, no laigse mo naduir, orm geilleadh do pheacadh air bith a bhios an aghaidh m' aigne, agus mo dhurachd an drasda, tha mi gealltainn agus a cur romham, le comhnadh an Spioraid naoimh gu'n eirich mi air ball, cho luath agus a mhuthaicheas mi mo choire ; agus gun till mi as ùr gu cathair na trocaire, gun fhadal gun dàil air bith. Se so mo thoil, mo bheachd, agus mo dhurachd a tha mi a ceangal, agus a daingneachadh, gun saobhadh gun atharrachadh ann an lathair Dhé agus am fianuis na h-Eaglais uile, a tha an gloir air nèamh, agus an cath air talamh ; a tha na mathair dhomh, agus a cluinntinn mo ghealladh, ann am

pears a fir-muintir ris an d' rinn mi m' aideach.

GUM b'i do thoil, ô Dhia shiorruidh nan uile ghras, Athair, a Mhic, agus a Spioraid Naoimh, am beachd so dhaingneachadh unnam agus a ghabhail mar iobart chúbhraidh mo chridhe. Agus bhona thug thu an toil dhomh thun a ghriomha so, deonaich dhomh neart agus càil do ghras gus a choimhlionadh. O mo Dhia, is tusa mo Dhiasa, Dia mo chridhe, Dia m'anma, Dia mo spioraid, is amhail sin tha mi geilleadh sa toirt aoraidh dhut.

---

## COMANACHADH.

### TEAGASG AIR COMANACHADH.

Rannsaicheadh duine e fhein, arsa naomh Pòl (1 Cor. xi. 28.) 's an dèigh sin icheadh e de 'n aran so: se sin ealladh duine air staid a chogais fhein, agus ma chi e peacadh sa bith air anam, nigheadh e bhuaithe e le deoir an aithreachais, agus le deagh fhaoisid; oir an neach a dh' icheas an t-aran so, no dh'-òlas a chailis nuair nach airidh air e, tha

e g-iche sa g-ol ditidh shiorruidh dha anam fhein, le cion toirt fo-near corp an Tighearna.

An neach tha dol a ghabhail comaine feumaidh e bhith na thrasgadh bho mhiadhon oidhche.

Cha n-fhuilear dha cuideachd e fhein uidheamachadh air-son an aoidh mhoir tha dol a thighinn a dh' ionnsaidh anma: neach nach lagha na Iosa Criosta, Mac an Dé bheo; tha e tighinn eadar dhiadhachd agus dhaondachd, fhuil agus fheoil, anam agus chorp, gu comhnuidh a ghabhail na anam, agus gu fuireach ann, ga dhion, ga bheathachadh, ga àrach, gus an tog e suas e air an latha mu dheireadh do fhlathanas a reir 's mar thuirt e. Gus an t-uidheamachadh so a dhianamh mar is còir tha na griomhan crabhaidh so a leanas, no 'n leithidean eile, ri chur an céill le moran saothrach agus durachd.

---

## GRIOMHAN RO CHOMANACHADH.

### *Griomh Creidimh.*

THA thus, a Dhia, a chruthaich nèamh agus talamh dol a thighinn gam ionn

saidh. O nach mi bhios sona le bhith ann an cuideachd mo Shlànair ! Co b' urrainn am miarailte so a chreidsinn, mur biodh comhdach soilleir air bho do bhriathran firinneach fhein. Tha mi creidsinn, a Thighearna, gur tusa fein tha mi dol a ghlacail anns an t-sacramaid naoimh so.—Thusa fhein a rugadh le Moire Oigh agus a dhoirt t'fhuil phrìseil air a chrois gu mise a shabhaladh. Tha thu cur sgàthlainn air do ghloir, agus a falach orm do ghnuis àluinn, fo riochd umhlaidh air an altair. Ach gu teann tha mi creidsinn gum beil do cholunn naomh, t'fhuil phriseil, t' anam glormhor maille rid phearsa dhiadhaidh anns an t-sacramaid bheannaichte so. Is fhada ghabh e bhuam geilleadh dham cheudan corporra, an aghaidh briathran firinneach mo Thighearn agus mo Dhia. Ag no teagamh cha chuir mi ann am facal uilechumhachdach mo Dhé. O mo Dhia, le comhnadh do ghras, cha toir bàs no beatha orm an fhirinn so a theagaisg thu aicheadh ; no phuing so dhem chreideamh 's dhe m' aidmheil a leigeal dhiom gu bràch.

*Griomh Umhlachd.*

Co mise, a Dhia is mua gloir us cumhachd? No ciamar is fhiach leat suil a thoirt orm? Còir sa bith cha n'eil agam air meas no urram, O mo Thighearna Dia. Is peacach truagh mi; is cruimheag dhiblidh mi; is suaraiche mi na neoni fhein. Agus ciamar a thig mi an lathair an Ti sin a tha uile-naomh? Ciamar a dh' icheas mi aran nan aingeal; Am bi mise air mo bheathachadh le lòn diadhaidh? Cha robh, 's cha bhi mise, a Thighearna, toillteanach air meas cho mor. Is truagh nach b' urrainn domh mi fhein umhlachadh air-son do ghloir, cho fada sa dh' islich thusa thu fhein air mo shonsa anns an t-sacramaid naoimh so. O Ios, a Righ nan aingeal, agus a Thighearn air nèamh 's air talàmh, le uile umhlachd mo chridhe tha mi gam sthriochdadh fhein ad lathair, agus a g-aideach mo neonachd. Agus cha ghabhainn an danadas orm fhein tighinn gu cuirm cho urramach, mur abradh tu fhein:—"Mur ich sibh feoil Mhic an duine, agus mur ol sibh

fhuil, cha bhi a bheatha unnaibh; agus esan a dh' icheas an t-aran so bithidh e beo gu siorruidh." Eoin, vi. 53, 59. A Thighearna cha n-fhiù mi thu thighinn a stigh fo m' ardaich, ach abair am facal a mhàin 's bithidh m' anam sabhailte.

*Griomh Aithreachais.*

O DHIA uile-mhathasaich, agus uile-throcairich, tha thu a tighinn gam ionnsaidh le iuntas do ghras, ged is e mo thoillteanas, mo threigsinn leat buileach. Lem pheacannan thog mi do chorruich, ach a nis tha mi toirt gràin mo chridhe dhaibh; agus le cuideachadh do ghras, tha mi cur romham an seachnadh á so suas. O Athair shiorruidh, a tha làn iochd agus trocaire, gabh truas rium. Air sgàth fulangas agus bàs mo Shlànair, math dhomh mo pheacannan: oir ged tha mi g-earbsa san àm a bhith glan le sacramaid na faoisid, an dèigh sin a Thighearnà, nigh thusa mi nas mua 's nas mua: dian uidheamaichte mi air-son na cuilm diadhaidh gus a bheil mi dol. Cruthaich cridhe glan am chom. Cuir trusgan geal nan gras air m' anam, ann an rathad 's gum

bi mi ann a staid iomachuidh gus mo Shlànair a ghlacail anns an t-sacramaid naoimh so.

*Griomh Dochais.*

THA thu tighinn a shealltainn orm, a Shlànair bheannaichte. Ciod e bhios dhith orm, agus an Tì aig a bheil a h-uile nì ga thoirt fhein domh? Le mor earbsa ad chumhachd, ad throcair, agus ad mhathas, tha mi gam liubhairt fhein dut. O Thighearna, tha thu faicinn m' uireasuidh agus mo bhochdainn, agus co 's urrainn mo dhianamh suas ach thu? Tha thu deonach air sin a dhianamh, le bhith toirt cuire' dhomh gu cuirm nan gras. Tha thu gealltainn mo chomhnadh, tha do bhriathran naomh a toirt misnich dhomh gu tighinn ad fhianuis. Tha mi gam nochdadh fhein ad lathair, gu fann, truagh, dall mar a tha mi, an dochas gun neartaich, gun cobhair, agus gun soilleirich thu mi. O mo Dhia, is leatsa mo chridhe, thig a ghabhail comhnuidh ann. Le eide' do ghras ùraich t' iomhaigh fhein air m' anam, agus coisrig dhut fhein e.

*Griomh Iarratais.*

A THIGHEARNA, nach iongantach an gnothach gun iarradh tusa gam ionnsaidh, gus mo dhluthadh riut fhein anns an t-sacramaid naoimh so? Is tus a mhàin is airidh air mo ghaolsa. Uain Dé, a tha toirt air falbh peacaidh an t-saoghail, dian trocair orm, agus sìth rium. Thig, ô Thighearn Ios, a cheannaich gu daor mi, agus tog m' anam bho bhàs a pheacaidh gu beatha nan gras. Tha m' anam, ge fada san t'saoghalsa bhuat air fogradh, gu dìan an geall ort. O mo Dhia, mo shòlas, m' iuntas, mo shonas, mo bheatha, agus mo Righ, aig a bheil gu saibhir gach nì tha dh' uireasuidh orm, dian bàigh rium. Ge truagh, peacach, neonach mi ann ad mhor throcair tha thu deonachadh tighinn gam ionnsaidh. Cha n-eil nì sa bith air talamh, no air nèamh fhein is urrainn mo chridhe lionadh ach thu fhein a mhàin. Is tus an t-ard leigh a ni mo leigheas. Is tusa mo charaid dileas nach treig mi gu bràch. Is tu Righ na sìthe agus a mhor chumhachd a bheir fois us samhchair dha m' anam. Is beag a dh' iuntas do ghras

a ni mise sona, saibhir, sabhailte gu siorruidh. O Thighearn Iosa, lion m' anam le creideamh beo, le dochas laidir, us le dìan ghradh. *Abair am facal a mhàin us bithidh m' anam sabhailte.*

---

## GRIOMHAN AN DEIGH COMANACHAIDH.

### *Griomh Aoraidh.*

O DHIA na morachd 's nam feart nuair is gann is urrainn na h-ainglean is airde sealltainn air àilleachd do mhaise ; nuair tha nèamh agus talamh fo chrith ad lathair ; nuair tha na cumhachdan is mua a lùbadh le fiamh dhut ; ciamar a sheasas mise nad fhianuis ? Ciamar a labhras mi ri Naomh nan naomh ? O Thighearna, se mo chuid a bhith samhach agus am thosd, bàite ann an ioghnadh le smoaineachadh air do ghaol miarailteach, agus air do bhàigh gun tomhas. O Righ nan righrean tha mi toirt aoraidh dhut, agus gam umhlachadh fhein gu neoni nad fhianuis. An coimeas riuts is lag fann

gach dùil us cumhachd, is truaighe agus bochdainn gach cothrom soaghalta; solus cruthaichte na grèine fhein, is dorchadas nad lathair. Gloir us moladh, buidheachas us onair, aoradh agus cliu bhon chruinne gu leir do Mhac siorruidh an Ti sin is airde, air-son gum b' fhiù leis air an latha diugh tighinn a ghabhail comhnuidh na m' anam.

*Griomh Gaoil.*

O MO Dhia, tha thus a nis agam aig a bheil gach nì. Tha m' anam sona leat us le iuntas do ghras. Fhuair mi an Ti air an robh mo mhiann, 's cha leig mi as e, gus an toir mi e gu tuinidh ard mo mhathar. Biodh an speis shalach, fhaoin, thruaillidh a thug mi do chreutairean talmhaidh air am fuadach as mo chridhe; agus biodh e air a lionadh, biodh e air a lasadh suas led ghradhsa a mhàin, O mo Shlànair, agus mo Dhia, a tha làn den h-uile deagh bhuaidh, gun choimeas, gun tomhas, gun aireamh; tha mo ghaol dut os cionn gach nì; le m' uile chridhe, le m' uile anam, le m' uile inntinn us le m' uile neart tha mi toirt graidh dhut. O is fhada bha mi gun

eolas ort! O is fhada bha mi gun ghaol a thoirt dut! Ach á so suas tha mi cur romham gach nì chur suarach ach thus ad aonar. O Ios, a thug gaol domhsa bhon t-siorrachd, se rùn laidir mo chridhe gum biodh uile ghaol m' anma air a choisrige' dhut gu bràch. Beannaich, ô Iosa, mo rùn agus neartaich mo thoil agus m' aigne.

### *Griomh Taingealachd.*

DE an taing a bheir mise dhut ô Dhia nan gras, air-son na comaine a chuir thu orm air an latha diugh. Cha d' fhoghainn dhut bàs maslach dòruinneach na croise fhulang air mo shon; le miad do ghaoil orm, dheonaich thu bharr air sin tighinn gam ionnsaidh air an latha diugh ann an sacramaid naoimh na h-altarach. O m' anam, thoir taing, us cliu, us moladh don Tighearna do Dhia, air-son a mhathais, a chaoimhneis, agus a throcaire dhut. Ged thachair dha mo chaithe-beatha bhith mi-dhligheach, mi-dhleasnach, agus mi-dhiadhaidh; mi-thaingeil cha bhi mi. Gu latha mo bhàis bithidh mi taingeil agus cuimhneach air a chomain, agus air na

fiachan a chuir thu orm air an là so. Cha n-ann a mhàin sa bheatha so, ach ann an rioghachd do ghloir, tha mi 'n dochas, a bhios mi dioladh nam fiachan mora so; le bhith seinn do chliusa bho shaoghal gu saoghal.

*Griomh Achanaich.*

THA thu am miadhon mo cridhe, ô Fhuarain a h-uile sonais! Do chaoimhneas, do mhathas, do ghrasan, dh' fhiach thu gu saor dhomh. O mo Thighearna Dia, tha thusa fialaidh, pàirteach, trocaireach; agus tha mise feumach, uireasach, truagh. Is aibheis do ghrasan tha gun iomall gun ghrunnd. Is iuntas iad nach traogh air a mhiad 's gun toir thu seachad, naothaich mo cridhe tioram le dealta do ghras. Cuir deagh cheann-finid air an obair naoimh a thug gam ionnsaidh thu. Gach nì is fuathach leat spion bhom chridhe, agus gach nì is taitneach leat cuir ann. Cuir strian ri ana-miannan mo choluinn, naomhaich m' anam. Tha thusa lathair anns gach áite agus ionad, na leig dhomh bhith ciontach ann am peacadh ad fhianuis, le smaointean, le briathran no

le griomhan. Na toilleam gu bràch t' fhearg, ô Iosa, agus nà siream de shòlas ach a bhith dianamh do thoil, agus a g-imeachd ad lathair.

### *Griomh Tairgse.*

AIR-SON nan tiodhlaicean lionair agus priseil a bhuilich thu orm, ô Iosa, nì cha n-eil thu g-iarraidh ach mo chridhe, agus mo chridhe gu h-iomlan. Thu mi ga thoirt dut, ô Thighearn, agus mi fhein gu h-iomlan; oir mar a thug thusa thu fein gu buileach dhomhsa, ciamar a dhiultas mise mi fhein a thoirt gu buileach dhutsa; gu h-àraid nuair is i mo bhuannachd fhein a th' ann? As m' eugais tha thusa lan shona unnad fhein, ach as t' eugais-se is creutair bochd truagh mise ga rireamh Air an aobhar sin tha mi gam cheanga fhein rid sheirbheis le m' uile chridhe gu uair mo bhàis. Tha mi ro dheonach cuideachd gun rachadh gach nì eile a fhuair mi bhuat, mar tha slainte, neart càileachdan, cuid, cliu, us gach talann eil a thionndadh gu barrachd gloir dhut. M smaointean, mo bhriathran, mo ghriomha tha mi cur fo churam, agus fo stiuradh d

fhreasdail naoimh. Nad thoilse, ô mo Dhia, bithidh m' uile thlachd, us m' uile shòlas.

*Griomh Dea-bheachd.*

A THIGHEARNA, is mor a bhàigh dh' fhiach thu dhomh, nuair chum hu bho bhàs obann, us bho sgrios siorruidh ni, an dèis na rinn mi dh'olc a thogail do horruich gu diughaltas orm. Gu uair mo bhàis bithidh mi dubhach brònach air-son o ghaolsa chur cho suarach, agus m'anam hein an cunnart. Ris a h-uile nì tha dol adar mi 's mo Dhia, tha mi nis a cur cuil, a toirt fuath agus gràin mo chridhe dha. Gleidh thusa mi, ô Thighearna, bho'n -uile smaoin, facal, agus griomh a bhios n aghaidh gimneachd, carrantachd, agus mhlachd. Tha mi cur cuil ri aimhreit, ri ni-fhaighidin, ri mionnan, briagan us cul-hainnt, ri dearmad am dhleasnas, ri leisg m sheirbheis, us ri gach nì eile a ni beud ir m' anam, no chuireas fearg ortsa. Cha oir mi speis do neach, no do nì a laghdaich-as do ghaols am chridhe. Cha bhi mi ian, diorrasach nam bheachd fhein ; cha hua ghabhas mi uaill no ardan as na tiodh-

laicean a thug thu dhomh. Tha mi cur romham nach lagaich eisimeil ri clann-daoine mo mhisneach ann ad sheirbheis, agus nach bi mi air mo sheide' suas le prôis no moladh, no air mo mheatachadh le tàrcuis. O Thighearna, ma bhios tus air mo chul, faodaidh mi bhith coma co bhios am aghaidh. O Thighearna, b'annsa leam san uair am bàs fhulang ad fhianuis, na gun tugainn, a chaoidh tuille, masladh dhut leis a pheacadh. O Athair na soillse, led bheannachd thoir càil, buanas, agus soirbheas do'n aigne agus don bheachd so, los gun coimhlion mi gach nì tha mi gealltain dhut; agus le sin a dhianamh, gun coisinn mi an duais gun chrìch a tha feitheamh air do sheirbhisich ann am flathanas: tro Iosa Criost ar Tighearna. Amen.

## URNAIGH.

*Urnaigh choitchionn no air-son h-uile feuma, a dh' fhaodar a ghabhail an dèigh comanachadh no uair sa bith eile.*

O MO Thighearna, tha mi creidsinn unnad, neartaich mo chreideamh: tha mi cur m' uile dhochais unnad, daingnich

mo dhochas : tha mi toirt gaoil dut bho ghrunnd mo chridhe, miadaich mo ghaol ort gach là : tha mi duilich gun d' rinn mi eucoir ort, leasaich mo bhròn.

Tha mi toirt aoraidh dhut mar mo chiad thùs, agus a dianamh ort mar mo chrich dheireannaich ; tha mi toirt taing dhut mar mo chulaidh mhathais an còmuidh, agus a gairm ort mar m' ard dhidean.

Gun deonaicheadh tusa, ô mo Dhia, mo stiuradh led ghliocas, mo smachdachadh led cheartas, mo chomhnadh led throcair, mo dhion led chumhachd.

Mo smaointean, mo bhriathran, mo dhianadas, agus m' fhulangas tha mi an geall a choisrigeadh dhutsa, ann an rathad 's gum bi mi á so suas a smaoineachadh ortsa, a labhairt ortsa, a cur air adhart gach nì gud ghloir, agus a cur suas gu deonach ri gach crois a thig bho ordugh do fhreasdail. Se mo dhurachd, a Thighearna, gum biodh do thoilse diante sa h-uile nì air an doigh is math leat, a chionn gur i do thoils a th' ann.

Gun soilleiriche' tu mo thuigse, gum beothaiche' tu mo thoil, gun naomhaiche' tu m' anam agus mo cholunn, si m' achanaich riut.

Thoir spionnadh dhomh, ô mo Dhia, gu dioladh air-son mo pheacannan, gu buaidh a chosnadh air gach buaireadh, gu smachd a chur air m'ana-miannan, agus gus na subhailcean a tha sgèithte rim staid a chleachdadh.

Lion mo chridhe le speis dhad mhathas, le grain air mo lochdan, le gaol air mo choimhearsnach, agus le fuath air an t-saoghal.

Thugas domh a bhith cuimhneach an cònuidh air a bhith umhal dha m' uachd-arain, tairis dha m' iochdarain, dileas dham chairdean, agus carrantach dham naimhdean.

Neartaich mi gu ana-miannan na coluinn a cheannsachadh le fein-chlaoidh, sannt le deirc, fearg le ciuineachd, crabhadh fionnar le aoradh diongmhalta. O mo Dhia, dian tuigseach mi ann an gnothaichean, mis-neachail ann an gàbhadh, faighidneach ann an anshocair, agus iriosal ann an aobhar uaill.

Thugas domh a bhith durachdach ann an urnaigh, measarra am biadh 's an dibh dichiollach ann an gnothaichean, agus steidheil ann an dea-bheachd.

Biodh mo chogais treidhireach glan, m

ghiùlan beusach, mo chomhradh diadhaidh, agus mo ghabhlaichean riaghailteach.

Cuidich mi gu gleac an cònuidh ri coirbteachd mo naduir, gu co-oibreachadh rid ghrasan, gu cumail t' fhàintean, 's gu beartan a dhianamh a shabhalas m' anam.

Fiach dhomh, ô mo Dhia, cho faoin sa tha 'n saoghal so, cho sôlasach sa tha flathanas, cho gearr sa tha ùine, agus cho buan sa tha 'n t-siorrachd.

Thugas domh a bhith dianamh deas air-son a bhàis, a bhith fo fhiamh as do bhreitheanas, air chor us gun seachainn mi pian iutharna, agus gun toir mi mach sòlas fhlathanais, tro thoillteanas ar Tighearn Iosa Criosta. Amen.

# DAINGNEACHADH.

## FIOSRACHADH AIR SACRAMAID AN DAINGNEACHAIDH.

Tha 'n Daingneachadh na shacramaid leis a bheil na creidich a tha cheana nan cloinn do Dhia leis a Bhaisteadh, a faotainn an Spioraid Naoimh, le urnaigh 's le dol fo laimh nan Easpuigean, luchd ionaid nan Ostal, gus a bhith air an neartachadh nan creideamh, 's gu bhith dileas misneachail ann an seirbheis Chriostá, air dhoigh 's gur fhearr leo am bàs fhulang na 'n creideamh firinneach a threigsinn.

Tha 'n t-sacramaid so air a h-ordachadh le Criosta, agus air a cleachdadh leis na h-Ostail fhein, mar tha facal Dé toirt teisteanais:—"*Agus nuair thainig iad, ghuidh iad air an son los gum faigheadh iad an Spiorad Naomh.—An sin chuir iad an lamhan orra, agus fhuair iad an Spiorad Naomh.*" Griomh. viii., 15, 17. A rithisd:—"Agus nuair chuir Pòl a lamhan orra, thainig an Spiorad Naomh

orra." Griomh. xix. 6.* Air an aobhar sin is peacadh mor dearmad a dhianamh oirre; gu sonraichte nuair tha Criostaidhean a fulang geur-leanmhuinn airson an aidmheil, no buairidh an aghaidh an creidimh. Chionn tha 'n t-sacramaid so gar neartachadh le grasan sonraichte an aghaidh naimhdean ar creidimh sa coisrigeadh an anma leis an Spiorad Naomh, air sheol's nach tig an comharradh dheth gu bràch; uime sin cha n-fhaodar an t-sacramaid so ath-riarachadh.

Bho so feumaidh na creidich an aire thoirt gun tig iad ann a staid iomachuidh ga h-ionnsaidh; air eagal 's gun caill iad na grasan a tha fuaighte rithe, 's gun tionndaidh i gu diteadh dha 'n anam le gabhail ann a staid peacaidh bhàis.

Gu bhith ann a staid iomachuidh airson sacramaid an Daingneachaidh, 's fheudar dha 'n anam a bhith saor bho pheacadh trom; tha e uime sin riatanach a dhol gu Eisdeachd rolaimh, chionn cha tig an Spiorad Naomh a ghabhail comhnuidh ann an anam tha fo chìs aig an aibhistir le peacadh-bàis. Thuilleadh air

* Faic Eab. vi. 2.

so, is còir dha gach neach a tha brath a dhol fo laimh Easpuig, beachd diadhaidh agus dèidh laidir a bhith aige air bhith na theampull gu bràch aig an Spiorad Naomh, air chor 's gun cuir e an cèill, le cuideachadh a ghrasan, gach dleasnas a bhuineas do shaighdear Chriosta. A bharr air sin is còir do chriostaidh e fhein uidheamachadh air-son na sacramaid so, le urnaigh dhurachdaich mar a rinn na h-ostail : *Lean iad a dh' aon inntinn ai[r] urnaigh*, os naomh Luc 's e labhairt ai[r] na deich laithean eadar Deas-ghabhail a[n] Slànair agus Caingis : *Agus bha iad [a] ghnàth anns an teampull a toirt molaidh us cliu do Dhia.* Nach sona iadsan a dh[' ] uidheamaicheas iad fhein air an t-seo[l] chiadna, le griomhan diadhaidh bean[ach]naichte.

Tha mar fhiachan air a chriostaidh th[a] air a choisrigeadh leis an t-sacramaid so bhith na shaighdear dileas gu bràch an[n] an seirbheis Dé, Righ nan righ : seasaml[h] fo bhrataich na croise, an comharradh si[n] chaidh a chur air clar aodainn : cath cruaidh a chumail ri naimhdean, u[s] buaidh a thoirt air an t-saoghal, air a[n] fheoil, 's air an aibhistir, le stiuradh 's le comhnadh Chriosta, Righ nan uil[e]

chumhachd ; a bhith dileas gu bàs, agus dealachadh ri bheatha mun treig e seirbheis Dé, le toil a namhaid a dhianamh. Biodh e doannàn na airidh air an ainm urramach sin *Saighdear Chriosta.* Le urnaigh, carrantachd, umhlachd, us gimneachd, gleidheadh e anam saor, glan bho pheacadh, gu bhith na àite comhnuidh aig an Spiorad Naomh.

Nuair theid an t-anam, an déigh caithe-beatha naomh, an lathair cathair a bhreitheanais, bithidh dealradh boisgeil den *chomharradh* a chuir sacramaid an Daingneachaidh air, fad na sìorrachd. Ach ma se 's nach bi ar caithe-beatha naomh, ma threigeas sinn bratach Chriosta, ma dh'eirgheas sinn suas na aghaidh, ma thruailleas sinn an *comharradh* sin le droch chaithe-beatha, eiridh e ann am breitheanas nar n-aghaidh ; ditidh e sinn aig cathair a cheartais ; tilgidh e sinn nas doimhne an teine itrinn 's bithidh e na chomharradh maslaidh shiorruidh air ar n-anman.

Ri linn Dol-fo-laimh-Easpuig is còir dhuinn dá Thoradh dhiag an Spioraid Naoimh iarraidh air Dia le durachd ; us mar an ciadna, seachd Tiodhlaicean an Spioraid Naoimh.

# URNAIGH ROI'N DAING-NEACHADH.

O MO Dhia, cha n-eil neart no mis neach agam gus do chath a chur, gu fulang nad aobhar mar aon dhed shaigh dearan ; gu bochdainn, trioblaid, priosan no bàsfhulang air-son do shoisgeil naoimh Tha na diachainnean 's na croisean beaga tha tachairt orm gach là a fiachainn doml cho lag sa tha mo mhisneach nuair tha m a geilleadh dhaibh : air an aobhar sin, th mi g-achanaich ort an Comhfhurtair a chu gam ionnsaidh le sheachd tiodhlaicean beannaichte, gus mo neartachadh, 's m sheoladh chum mo dhleasnas a chur a cèill le dichioll 's le durachd.

O Spioraid Naoimh, a tha lionadl cridheachan do chreideach, thig a ghabha taimh nam anam. Thoir bhuam nàir chronail, 's thoir dhomh misneach chrios ail. Na leig le fein-ghaol, an saoghal, n 'n fheoil, buaidh fhaotainn orm. N tugadh nì sam bith orm do lagh a chu

uarach no threigsinn. Na druigheadh rosgul no eagal orm, doirt do ghrasan gu pailt orm, air chor 's nach toir dòruinn no bàs fhein orm cul a chur ri do sheirbheis, los gum bi mi coltach ris na h-ostail, lo shaighdearan dileas, a gabhail toilnntinn ann am fulang air do shon. Tha mi ag, ach nuair a thig an Spiorad Naomh rm, bithidh mi laidir unnadsa, agus ni ni cogadh gu uair mo bhàis fod bhrataich n aghaidh naimhdean m' anma.

Thig ma-ta, a Spioraid Naoimh, agus on m' anam le do thiodhlaicean beannichte. Amen.

Deonaich a thighinn a nuas orm an rasda, mar thainig thu nuas air na hstail air là Caingis, an coltas theanganan teine, 's mar thainig thu nuas air ioran sluaigh le dol fo lamhan nan ostal, ir chor 's gun cuir mi an cèill do *mhisrean* diadhaidh le creideamh beo, 's le ridhe lan gaoil; 's gun seas mi gu miseachail an aghaidh mo naimhdean faicnneach us neo-fhaicsinneach; gun toir mi iaidh orra, 's gum bi mi daonnan eallamh is a h-uile seorsa dòruinn 's am bàs ıein fhulang air-son a chreidimh fhirinnh. Amen.

## URNAIGH AN DEIGH AN DAINGNEACHAIDH.

O DHIA na trocaire, tha mi toirt buidheachais dut air-son do thiodhlaicean lionar, 's gu h-araid air-son nan grasan a bhuilich thu orm ann an sacramaid an Daingneachaidh. Deonaich dhomh bhith daonnan a cuimhneach orra us taingeil air an son; thoir dhomh a bhith gach latha tighinn air m'adhart ann an gliocas, an tuigse, an comhairle, an neart, an eolas, an diadhachd 's an eagal naomh. Thoir dà thoradh dhiag an Spioraid Naoimh dhomh, carrantachd, sòlas, &c.

O mo Dhia, a thug dhomh na tiodhlaicean priseil so, gleidh fhein nam anam iad; ma sann air mo churams a mhàin a bhios an dianadas naomh so, meallaidh athair na foille 's na ceilge bhuam iad: cuiridh e dhìth orm iad. Ach fod churamsa, 's fod shuil fhurachail, bithidh iad tairuinte bho'n namhaid.

Tha mi g-iarraidh mathanais air-son a thighinn a dh' ionnsaidh na sacramaid so air cho beag uidheamachaidh, 's le aineolas mu a luachmhorachd; air-son nach d

thainig mi ga h-ionnsaidh leis an toil, 's leis an déidh bu chòir dhomh; air-son mo chaithe-beatha bhith an aghaidh riaghailtean an t-soisgeil. Ach, ô mo Dhia, le comhnadh nan gras a fhuair mi anns an t-sacramaid so, tha mi cur romham caithe-beatha diadhaidh a leanailt, sa bhith am shaighdear dileas do Chriosta. O mo Dhia se so mo bheachd 's mo rùn an drasda, ach nuair is mua a smaoinicheas mi air mo laigse fhein 's air neart mo naimhdean, sann is treasa m' achanaich a g-iarraidh barrachd ghrasan gach là, los nach truaillear mi leis an t-saoghal no le dhroch cleachdainnean; us los gun cuir mi eagal us nàire air chul, is tric a thug mo mhisneach bhuam gu labhairt an aghaidh a pheacaidh, sa chum air ais mi bho mo dhleasnas a choimhlionadh. Deonaich gum fuilig mi le ciuine, 's le umhlachd, gach masladh us tàire, eucoir us crois a thig am rathad.

Aon nì eile tha mi g-iarraidh ort, ô mo Dhia, se sin nach iarr mi tuille, sith, no fois, no tlachd ann an nichean an t-saoghail so, ach ann do ghaols a mhàin, sa bhith daonnan a dianamh an nì sin a thig gud bharrachd gloir. Amen.

# AIR LAGHADH EAGLAIS.

*Mineach air Laghadh.*

Ged tha na coireannan a tha toilltinn pèin siorruidh air am mathadh dhuinn le deagh fhaoisid; an dèigh sin tha e am bichiontas a tachairt gu bheil fuigheal no smal a pheacaidh chaidh a mhathadh a leanailt fhathasd ris an anam, mar spot no fiachan dh' fheumar a phaidheadh anns an t-saoghalsa le breitheanas-aithrich us peanasan, no san t-saoghal eile le dòruinn phurgadair. Gus na fiachan so phaidheadh, us aotromachadh air ar fulangas, tha 'n Eaglais a tairgse dhuinn comhnaidh, agus gar gairm air àm feilltean sonraichte gu aithreachas us peanas, gu diol air-son nam fiachan so; agus a gealltainn, ma se 's gun comhlion sin griomh àraidh gu treidhireach ceart, gum math i dhuinn gach smal us fuighleach peacaidh, agus gun saor i sinn bho gach fulangas a bhos us thall; rud a tha na comas a dhianamh, bho bhriathran Chriosta ri naomh Peadar;—"*Ciod air bith a*

*cheanglas tu air talamh, bithidh e ceangailte air nèamh : agus ciod air bith a dh' fhuasglas tu air talamh, bithidh e fuasgailte air nèamh."*

Air an aobhar sin, le tighinn ann an seol dleasnach gu Eisdeachd 's gu Corp an Tighearn anns na h-amanan sonraichte, agus le gach griomh a tha 'n Eaglais a comharrachadh a mach dhuinn a choimhlionadh mar is còir, tha brigh us toradh nan sacramaidean againn mar-aon, agus fuasgladh bho fhiachan us pheanas a pheacaidh. Tachraidh so uile nuair a bhios ar durachd 's ar dichioll mar is còir dhaibh a bhith, agus an laghadh fhein a sìneadh gur ciontan uile.

Bhon mhineachadh so tha brigh us buaidhean an fhacail sin *laghadh* furasd' a thuigsinn : oir tha laghadh a ciallachadh mathadh, no sealltainn thairis air eucoirean. A nis faodar roinn de dh' eucoirean, no roinn de dh' fhiachan a mhathadh, no na fiachan uile : nuair a mhathair roinn, is laghadh sin, no mathadh, thaobh 's gu bheil pairt ga mhathadh : nuair a theid na fiachan uile mhathadh, is laghadh e cuideachd nas mua feart na 'n ciad mhathadh.

Leis a sin se is brigh do laghadh, fiachan no pian aimsireil a thoirt air falbh am pairt, no uile gu leir. Am fear a gheobh fuasgladh am pairt, tha e cosnadh laghaidh: am fear a gheobh mathanas na fhiachan uile, no na phian aimsireil uile, tha e toirt a mach lan-laghaidh. Ach gu ruighinn air sonas cho mor, a bharrachd air deagh fhaoisid us Corp an Tighearn a ghlacail, tha aman iomachuidh rin coimhead, agus dleasnasan suidhichte rin cur an cèill gu bunailteach; mar a nis a dh' innsear.

*Na h-Aman's na Dleasnasan gu Laghadh a chosnadh.*

B'i toil mhath ard Cheannaird na h-Eaglaise, 's e faicinn uireasuidh spioradail nan Caitliceach uile anns an rioghachd so lan-laghadh a thoirt dha na creidich uile ann an Albain air na h-aman so leanas, agus air na cumhnantan iomachuidh so.

*Na h-Aman.*

1. Mu Nollaig: bho fheill Naoimh Tomais (21 Dec.) gus a chiad Dònach an dèigh Là nan-tri-Righ. *A cunntadh daonnan chiad latha, 's an latha mu dheireadh a dh' ainmichear.*

2. Bho Dhi-ciaduin-luaithre gus an darna Dònach den Charghus.

3. Bho Dhi-dònaich Slait-pailm gus a chiad Dònach an dèigh Casga.

4. Bho Chaingis gus an Dònach an dèigh Corp Chriosta.

5. Bhon Dònach roi fheill Pheadair us Phòil gus an t-Ochdamh là.

6. Bhon Dònach roi 'n fheill Moire (15 Aug.) gus an t-Ochdamh là.

7. Bhon Dònach roi latha Samhna (1 Nov.) gus an t-Ochdamh là.

8. Bho Là-'eill-Aindris gus an t-Ochdamh là.

*Na Dleasnasan.*

1. An taobh stigh de na h-aman ordaichte, tha deagh fhaoisid ri dianamh, us Corp an Tighearna ri ghlacail.

2. An lath'a ghlacar Corp an Tighearna, tha urnaigh ri cur suas ri Dia, a ghuidh air, dea-shoirbheas a thoirt do 'n Eaglais naoimh Chaitlicich ; a Ceannard beannaichte am Papa a stiuradh gu math, sa ghleidheadh ; sìth agus lan-chordadh 'a chur am measg phrionnsachan Criostail ; an Eaglais naomh Chaitliceach a lionsgaradh, sa dion feadh an t-saoghail, gu h-araid

anns an rioghachd so fhein: s' gun tugadh e gu slighe an t-sabhalaidh gach anam.

3. Bhiodh e iomachuidh, ma bhios e nar comas, dol do sheapall taoibheigin gus an laghadh so chosnadh ler n-urnaigh ann.

4. Bhiodh e feumail cuideachd roinn de dh' oibrichean corporra no spioradail na trocaire a chur an griomh.

*Urnaigh gu Laghadh a chosnadh.*

O DHIA, ard Athair naoimh, is tusa bonn a cheartais, agus peacadh sa bith cha n-fhaod tighinn ad chòir; ciontan us peacannan dhaoine cha n-urrainn dol as bhod dhiughaltas; an dèigh sin, làn bàighe agus carrantachd, tha do lamhan sgaoilte agus fosgailte, gus na peacaich a thilleas riut le fior bhriste-cridhe a ghlacail leis an toir iad a mach deagh thoradh an aithreachais. A Dhia is mua trocair, air sgàth do Mhic ionmhuinn Iosa Criosta, a dhoirt fhuil, agus a dh' fhuilig am bàs air-son nam peacach, dian riumsa fathamas. A Dhia iochdoir, bho ghrunnd mo chridhe tha fuath us gràin agam air peacannan mo bheatha gu h-iomlan, agus le cràdh spioraid tha mi an diugh a leirsinn

a mhiad sa thoill mi dhiughaltais air an son. Ach as leth mor thoillteanas do Mhic ionmhuinn fein, tha mi an dochas laidir gum bi thu cairdeil agus iochdor rium. O Iosa Chriost a Mhic Dhé, aig a bheil gach cumhachd bho t' Athair, shuidhich thu ard Bhuachaille ann ad Eaglais naoimh fhein, gus do threud, a cheannaich thu cho daor led fhuil phriseil, a bheathachadh agus a stiuradh; agus dh' ordaich esan, le impidh do spioraid naoimh, gum biodh lan fhuasgladh bho gach pèin aimsireil aig gach fior chreideach a tha san rioghachdsa, air a bheil lan aithreachas air-son a pheacannan. O Iosa, m' aon fhear tiarnaidh air bialaobh t' Athar, biom air mo chunntadh am measg nam fior luchd-aithreachais, gus am faigh mi na grasan mora sin a bheir dhiom mo phian aimsireil air fad a thoill mi air-son mo chiontan. Lan creidimh us dochais as do bhàigh, tha mi g-achanaich ort t' eaglais bheannaichte fhein a lionsgaradh, sa naomhachadh; saor i bho bhristeadh a mach, 's bho chonsachadh; biodh a buill uile air an aona-bheachd fhirinneach, biodh solus do shoisgeil, tha mi guidh ort ô Dhia naoimh, air a sgaoileadh feadh gach cearna

den t-saoghal. Soilleirich agus neartaich le grasan saibhir do spioraid ard Cheannard t' eaglais naoimh N. agus easpuigean eile mar an ciadna, agus a chleir gu h-iomlan : ann an rathad 's gum faod iad le teagasg, 's le caithe-beatha diadhaidh, an creideamh naomh Caitliceach a chraobh-sgaoileadh air feadh an t-saoghail. Thugas duinn na grasan mora sin, sìth agus samhchair : glaogh ri cheile inntinn agus cridheachan righrean agus phrionnsachan, air chor 's gun rian iad an sluagh a tha 'n earbsa riu gu reidh-bheairteach ceart, 's mar sin gum faod sinn gu sìtheil moladh us aoradh a thoirt dhutsa bho shiorrachd gu siorrachd. Amen.

---

## URACHADH AR BOIDEAN BAISTIDH.

LE sacramaid naomh a Bhaistidh thug thu dhomh, a Thighearna, còir air rioghachd fhlathanais ; nuair a ghabh mi sacramaid naomh a bhaistidh thainig mi

stigh do dh' eaglais fhirinnich Chriosta, agus ghabh mi fos laimh t' fhàintean naomh a chumail. Is aghor na grasan a fhuair mi ann an sacramaid a bhaistidh, agus is mor na dleasnasan a ghabh mi orm fhein san àm sin rin coimhlionadh. Gabhaidh mi dea-bheachd air na tiodhlaicean àillidh chaidh a bhuileachadh orm ann an sacramaid a bhaistidh. Led ghrasansa, ô Dhia, chaidh mo nighe' 's mo ghlanadh, bhon h-uile peacadh, bho thruailleachd a pheacaidh ghine; chaidh mo nighe', ô Iosa, gun toill-teanas sa bith air mo thaobhsa, ann ad fhuil a chaidh a dhortadh air a chrois gu sabhaladh mhic an duine. Is amhail a ghlac mi grasan na naomhachd leis an d' rinneadh creutair ùr dhiom, agus a h-aon dhed chuid cloinne. A thuilleadh air sin, bu mhi do chuid us 't oighreachd, ô Iosa; cha n-ann do thruagh shliochd Ebha a bhuiueas mi, ach is oighre mi air flathanas; agus bonn mo dhòchais tha suidhichte air an steidh is treasa gu solas siorruidh a chosnadh. O! diù cha dian mi air grasan cho urramach, agus cha chaill mi iad le peacadh a dhianamh air-son maoine saogh-alta, no toileachaidh thruaillidh air bith. Cha chaill, a Thighearna; cha mhua is

trom leam dol ro shaothair air bith, cha mhua is goirt leam dòruinn sa bith fhulang gus na tiodhlaicean so ghleidheadh. Agus bhon tha am baisteadh a fosgladh an doruis dhomh gu ruighinn air uile iuntas do ghras, agus a toirt còir dhomh air do shacramaidean naomh a ghlacail, agus gur iad feadain nan gras gu beatha shiorruidh thoirt a mach; cleachdaidh mi iad gu leas m'anma, los gum bi mi air mo neartachadh leo, agus air mo chuideachadh gu seasamh dileas ri gealltanas a bhaistidh. Gum bu naomh us neo-thruaillidh a bhios na boidean sin air an cumail, leis na gheall mi bhith dileas do bhrataich Chriosta. An ainm na Trionaid naoimh, anns an deach mo bhaisteadh, biodh mo smaointean, mo bhriathran, 's mo ghriomhan gu cliu do Dhia, 's gu sabhaladh siorruidh chosnadh dha m' anam fhein. Mar sin bheir mi a mach a bheatha mhaireannach. Biodh mo cheuman air reir umhlachd Chriosta, biom steidheil an creideamh, an dochas 's an gaol Dé; gus an crùn an Tighearna mi mu dheireadh, 's an toir e stigh mi gu sonas siorruidh, agus an gairm e mi gu bhith measg oighreachan fhlathanais an aighear 's an sòlas nach crioch. Amen.

*Am Beannachadh.*

BEANNACHD an Athar, grasan a Mhic, us co-fhurtachd an Spioraid Naoimh, gun robh daonnan nar lorg's nar fochair. Amen.

*Altachadh roi Bhiadh.*

BEANNAICH sinn, ô Thighearna, agus na tiodhlaicean a tha do mhathas a buileachadh oirnn ; air sgàth Iosa Criost ar Tighearna. Amen.

*Altachadh an dèigh Bidh.*

THA sin a toirt taing dhut, a Dhia ulle-chumhachdaich, air-son do thiodhlaicean dhuinn an drasda agus an còmuidh. Amen.

Deonaich, a Thighearna, sòlas siorruidh dhar luchd-mathais. Amen.

Fois shiorruidh gun robh aig anman nam marbh chreideach ; tro Iosa Criost ar Tighearna. Amen.

---

## CRABHADH DHAOINE TINNE.

### COMHAIRLEAN DO DHAOINE TINNE.

MA bhuaileas tinneas trom sa bith thu, cuir a dh' iarraidh do leigh spioradail, agus

rian gnothaichean t' anma. Sann an toiseach do ghalair is fhearr theid so chur an griomh, na'n nuair a ghabhas e greis air adhart; far am faod bruaillean na h-ea-slainte, no càil na cungaidh leigheis, duine fhagail mua's anfhann air-son dleasnais cho cudthromach. Sann mar pheanas air a pheacadh tha tinneas gu tric ga leagadh oirnn : agus, uime sin, se fior aithreachas air a shon, agus deagh fhaoisid, miadhonan iomadh uair is mua a ghleidheas slainte dhuinn na nì sa bith eile.

Mar d' rinn thu fhathasd do Thiomnadh, rud nach robh glic a chur cho fad' an dàil, dian e mar an ciadna ann an toiseach do thrioblaid, air chor 's gum faod thu an dèigh do ghnothaichean saoghalt' a reiteach, do bheachd a leagadh gu socrach air leas t'anma.

Thoir air na cairdean is fhearr a th' agad brath thoirt dut na thràth mu dheidhinn staid do thinneis, agus do chunnart innse dhut, gun iad bhith gad mhealladh le dochas breige á slainte, gun choltas sa bith ach gann. Thoir a bhuil is fhearr is urrainn thu á àm t' anshocaire, gun fhios nach e an tìm mu dheireadh dhuts e. Na fuilig ach beagan de luchd-sealltainn thigh-

inn ad charamh, agus na eisd ri seanachas mar tig e gu leas t'anma.

Faic cuideachd ann an toiseach do thrioblaid, gum bi t'fhiachan air am paidheadh, 's gum fuasgail thu h-uile ceangal eile th' ort, fhad' sa ghabhas e dianamh. Thoir mathanas dhaibhs a rinn olc ort, agus iarr mathanas air an fheadhainn air an d' rinn thu eucoir.

Gabh do thinneas mar pheanas bho laimh Dhé air-son do pheacannan, agus bi lan sthriochte ri thoil naoimh: tairg thu fhein suas dha gu tric, iarr air faighidin a thoirt dut, agus do thrioblaid 's do phian a naomhachadh, le an cur ann an comunn dòruinne Iosa Criosta; agus an gabhail mar eirig air-son do pheacannan.

Thoir air cuid dhed chairdean bhith leughadh dhut, a taghadh nan urnaighean sin is mua ni do ghluasad, agus is freagarraiche dhad staid; mar tha na Seachd Sailm Aithreachail, Leadain, Griomhan Graidh air Dia, Griomhan Faighidin us Umhlachd, &c.

Biodh an crann-ceusaidh, no dealbh Chriost air a chrois an còmuidh an sealladh do shul, smaoinich gu tric air a phàis, falaich thu fhein na lotan, no tilg thu

fhein aig a chasan leis a ghaol agus leis an earbsa is mua.

Rè do thinneis dian na dh' fhaodas tu gu spiorad an fhior aithreachais a ghluasad ann ad cridhe; gu tric iarr trocair air Dia, agus biodh do ghriomhan aithreachais cuideachd lionar. Bha naomh Uistein gu tric a g-radh, gum bu dàn do chriostaidh sa bith dol thun a bhàis, air fheodhas a chaithe-beatha, gun a chridhe bhith ga lèire' leis an aithreachas.

---

## COMHRA' DUINE THINN RI DIA.

O DHIA, Athair agus Chruthadair an domhain! Riuts a tha tuinidh an còmuidh shuas, sa tha nad shuidhe an cathair na glòrach, tha mi nis a togail mo chridhe, agus ad fhianuis a taomadh mach mo mhiann. Fada tha mi bhuat fhathasd san fheoilse, a strì ri iargain na beatha. Tinn, lag, agus truagh, tha mi 'n so nam shineadh air leaba na h-anshocaire, gun fhios cuin a thig an uair dheireannach orm, no spionas am bàs as an t-saoghal so mi. Sann agads a mhàin tha brath air

so, ô Dhia uile-leirsinnich ! Ach an tràth thig an uair, bithidh i na h-uair eibhinn domhsa. Nuair a threigeas m' anam mo chorp, stiuir thusa gad ionnsaidh fhein e, a chruthaich air do shon fhein e, agus laidheadh mo cholunn gu sítheil san uaigh sheimh gu latha mor na h-aiseirigh. So mo thoil agus m' achanaich riut, ô Athair, biodh iad air an coimhlionadh. Math dhomh a h-uile eucoir us peacadh a rinn mo laigse ad aghaidh ; na cuir as mo leth aineolas m' oige, agus math dhomh eucoirean lài m' fhearachais. Falaich mo pheacannan uile fo chaomh sgèith t'fhaighidin, agus do throcaire. Aig do chasan, ô Athair, tha mi tilgeadh cridhe briste agus aithreachail : na cuir suarach e, air sgàth Iosa Criost a fhuair bàs mar iobairt air mo shon air fiodh na croise. M' fhulangas tha mi tairgse dhut, ô Athair, an copairt ri fulangas agus bàs Iosa, los gum faod mi, an dèidh mo ghlanadh le peanas m' fhulangais, tighinn gu taitneach fod shuil naoimh. O an toileachadh a bheir e dhomh ma se 's gun lean mi, fhada sa bhios anail unnam, ris an aithreachas so, ri faighidin nach gèill, 's gum bi mi lan sthriochte dhad thoil naoimh. Ann an

earbsa bheannaichte á caoimhneas do mhathais, agus do throcaire, gum b' ann a leumas m' anam suas ad ionnsaidh, a Chruthadair, comhluath sa theid fhuasgladh bhon choluinn; bhon t-saoghalsa gum b' ann ni thu aiseag gu flathanas, bho innis nan diar gu ionad aighir us sòlais gun chrìch.

An sin cha bhi truaighe a chuireas bruaidlean air mo shiochaint, cha tig pian am fagus domh a chaoidh; buaireadh cha bhi ann gus mo mhealladh, cunnartan cha mhaoidh air m' anam: agus nì cha tachair gu m' eislean. Ad fhochair bithidh mi, ô mo Dhia; aghaidh ri aghaidh chi mi thu; agus ann an còisridh ainglean, bithidh m'aighear a bhith g-amharc air do mhoralachd; bheir mi an sin mo briathran gum bu cheart, gum bu naomh do ràidean, a tha doilleir dorcha an so a bhos; aidichidh mi gun robh do chomhairlean, t'orduighean, 's do luathsachadh naomh, mar-aon us do-rannsaichte; ged tha daoil mar sinne a saolsinn iomadh uair, gu bheil iad a tighinn tarsuinn air do ghliocas us air do ghradh. An sin bithidh thus agam, ô m'Athair, agus mo Dhia, an gaol is glaine bheir mi dhut, mealaidh mi

thu le aighear us aoibhneas mor, agus an sôlas sin cha sguir gu dìlinn. Dhad threud bheir thu beatha shiorruidh, agus neach cha n-urrainn a thoirt as do laimh. (Eoin. x. 28.) A feitheamh orm tha aoibhneas bith-bhuan, agus fada fos cionn gach dùil, agus iarraidh cridhe. Suil cha n-fhac e, cha chuala cluas e, 's an cridhe duine riamh cha deach na nichean a dh' uidheamaich Dia ann am flathanas air-son na feadhnach a bheir gaol dha.

O fhlathanais an t-sòlais, ô thìr mhath fhirinnich an aoibhneis mhoir! Car-son nach fuiliginn gach nì air do shon? Cha n-urrainn domh rud nas fhearr na thus a chosnadh le m' fhulangas. Air an aobhar sin, le grasan Dé leanaidh mi gu dìan mo bhuille, gabhaidh mi romham gu dàicheil, gus an glac mi an crùn sin a tha 'm freasdal orm bhon bhreitheamh fhirinneach. (2 Tim. iv. 7.)

Si mo thoil moran tuille fhulang air-son do ghraidhse, ô Ios, a dh'fhuilig an toiseach uiread air mo shonsa; na dh'fhuiligeas mi an déigh so, sann air-son do ghaoilse theid fhulang, agus a chionn gur i do thoil a th'ann. "*Samhladh thug mi dhuibh, gus an leanadh sibh mo cheuman,*"

thuirt thu ruinn: Eoin xiii. 15.) Tha mi g-imeachd air reir do ghuth, ô Shlànair naoimh. Tha mi togail mo chroise, us gad leanail. Thuirt thu: Cha n-fhuilear dhut fulang, us dol a stigh gud ghloir an dèigh sin. B' fhaide 's bu truime t'fhulangas fhein na mo chuidse de'n anshocair, agus gu deonach chuir thu suas rithe; bha thu umhal gu bàs seadh gu bàs na croise. Air an aobhar sin thug t'Athair ainm dhut, a tha fos cionn gach ainm, agus dhan lub gach glùn air nèamh, air talamh, agus fo 'n talamh. (Phil. ii. 8.) Tha mise gad leanail, us tha mi 'n dochas an dèigh m' fhulangais gun tig mi gad ionnsaidh an aoibhneas. Thugas domh, ô Iosa, misneach agus càil gus am beachd Criostail so leanail; neartaich m' fhaighidin lag, daingnich mo bheachd neo-steidheil, agus cum taic rim bhreoiteachd. Mar mheangan lag glaodh riut fhein mi, 's gur tu am fionan, air chor 's gun toir mi mach unnadsa, lem bheatha 's lem bhàs, toradh na beatha siorruidh. Gun thusa 's fheudar gum bi mi fann, 's gun gèill mi: uime sin tha mi gam shnaim fhein riut gu teann. O Iosa, tha gaol agam ort; ô Iosa, tha mi fulang air do shon; ô Iosa, tha mi faighinn a

bhàis air do shon; tha mi creidsinn unnad; tha mi cur mo dhochais unnad; Iosa, tha gaol agam ort; neartaich mo chreideamh, beothaich mo dhochas, teothaich mo ghradh, agus na biodh an teine naomh so air a dhiocladh unnam. Biodh mo dhochas air a choimhlionadh, biodh mo chreideamh gun lagachadh, mo mhiann gun laghdachadh, agus biodh m'fhaigidin ann an dòruinn 's an diachainnean gun diobradh. O Iosa, ann ad uchdsa tha mi gam thilge' fhein gu h-iomlan: leatsa biom am beatha 's am bàs. Cliu us moladh dha t'ainm naomh a nis agus gu siorruidh. Amen.

---

## LEADAN AIR-SON BAIS SHONA.

A THIGHEARN Iosa, Dhia a mhathais, agus Athair na trocaire, tha mi tighinn ad ionnsaidh, ann an umhlachd cridhe, 's le spiorad brònach; riutsa tha mi g-earbsa uaire deireannaich mo bheatha, agus mo chrannchuir siorruidh.

Nuair a bheir meath agus marbhthuachd mo lamhan 's mo chasan faireachadh dhomh, gu bheil ceann-criche mo

bheatha a teannadh orm, *Ios iochdar, dian trocair air m' anam.*

Nuair thig sgàil agus dubhar a bhàis air mo shuilean, sa dhearcas iad ortsa, mo chobhair dheireannach, *Iosa iochdar, &c.*

Nuair bhios m' aghaidh glasdaidh uaine, a cur truais agus tiomachd air mhiad sa sheallas orm, *Iosa iochdar, &c.*

Nuair bhios m'fhalt air snamh, ann am fuar fhallus a bhàis, a cur mo chriche an cèill domh, *Iosa iochdar, &c.*

Nuair bhios mo chluasan gu bhith druidte bho chonaltradh dhaoine, agus fosgailte don bhinn gun atharrachadh a ghearras mi á commune nam beo, *Iosa iochdar, &c.*

Nuair bhios m' aigne fo luasgan le breis-lichean, 's air a claoidh le dòruinn 's le cràdh ; nuair bhios m'anam fo ghiorraig a g-amharc air m' aingeachd, 's fo eagal do bhreitheanais ; sa bhios agam ri cath an aghaidh ainglean an dorchadais a bheir oidhirp air do throcair a chleith orm 's mo sparradh gu eu-dochas, *Iosa iochdar, &c.*

Nuair bhios mo chridhe bochd air geill-eadh, 's air a chlaoidh le strì agus spairn an aghaidh naimhdean m' anma fo chuaradh a bhàis, *Iosa iochdar, &c.*

Nuair thuiteas an diar deireannach bhom rasg, gabh e na iobairt dhiolaidh air-son mo pheacannan, deonaich gum faigh mi bàs le fior aithreachas, agus aig an uair ghàbhaidh sin, gur ann gus mo bhreitheanas-aithrich a choimhlionadh, bhuaileas guin a bhàis mo chridhe, *Iosa iochdar, &c.*

Nuair a chailleas mi mo mhuthachadh, 's nach leir dhomh an saoghal ; agus a bhios m' anam ann an dòruinn agus spairn a bhàis, *Iosa iochdar, &c.*

Nuair thig an ospag dheireannach a chur sgaradh eadar m' anam 's mo cholunn, gum b' ann bheir e grad leum le sòlas nad choinneamh, *Iosa iochdar, &c.*

Nuair a ghabhas m'anam, air bhallchrith, a chead dhen t-saoghal, sa dh' fhagas e mo cholunn gun deo glasdaidh fuar, gabh an dealachadh so mar chìs umhlachd a tha mi toileach a dhioladh dhad Mhorachd dhiadhaidh, *Iosa iochdar, &c.*

Nuair theid m'anam nad lathair, a Dhia uile-chumhachdaich, na cuir cul rium, ach gabh mi stigh gad ionnsaidh, gu bhith seinn do chliu a ghnàth fad na siorrachd, *Iosa iochdar, &c.*

*Dianamaid Urnaigh.*

O DHIA, a dh' orduich teinn a bhàis do gach duine, ach a chleith an uair air gach neach, deonaich gun caith mi m' aimsir ann an griomhan naomh agus ceart, 's gun toill mi an saoghal so fhagail le sìth deagh chogais, ann an caidreamh do ghaoil; troi Iosa Criosta ar Tighearna. Amen.

---

## URNAIGHEAN AN AM TINNEIS.

O THIGHEARN Iosa, bhona si do thoil naomhsa trioblaid a thighinn orm, tha mi lan thoileach air striochdadh, "*Gun dianar do thoil air talamh mar tha's ga dianamh air nèamh.*" Gun robh an tinneas so gu onair us gloir dha t'ainm naomh, agus gu sabhaladh do m' anam. Leis a bheachd so tha mi gam liubhairt fhein dut, gu h-umhailte, striochte, gu fulang cho fad' agus is àill leat, us anns an doigh is àill leat. Chionn is peacach truagh mi, a Thighearn, a rinn iomadh eucoir ort, agus bhona bha mo chiontan bho cheann fad' a glaodhaich diughaltais

ri flathànas, car-son nach gabhainn an t-achasan so bhuat ?

O mo Dhia, dè fàth mo ghearain? tha thus uile-cheart, us thoill mise gum buineadh tu rium gu goirt. Ach, ô mo Thighearna, na smachdaich mi nad chorruich, agus na cronaich mi nad fheirg. Tha fios agad nach eil unnam ach laigse, agus smúrach an talmhainn; na buin rium air reir mo pheac-annain, 's na leag do lamh orm cho trom sa tha m' olcas a toilltinn, ach air reir lion-mhorachd do mhor throcaire gabh truas dhiom. O biodh do throcair an cois do cheartais, agus neartaich mi led ghrasan nam theinn. Thusa, Dhia, tha lán iochd, dian cobhair orm, air dhoigh 's gun giùl-ain mi m' anshocair le faighidin, agus gun gabh mi an tinneas so bhod laimh mar pheanas tha mo pheacannan a toilltinn. Na leig ann am buaireadh mi, dion mi an aghaidh mo naimhdean, agus saor mi nam easlainte bho gach nì chuireadh miothlachd ort ; agus mur eirich mi dhen leaba so gu bràch, na leig dhomh dearmad a dhianamh air na miadhonan sabhalaidh a dh' uidh-eamaich thusa nad throcair air-son m' anma gus ullachadh chum na siorrachd. O mo Dhia, glan m' anam bho smal a

pheacaidh, biodh mo chreideamh agus mo dhochas unnadsa daingean laidir, thoir dhomh gaol a thoirt dut os cionn gach nì; agus tha mi g-achanaich le dùrachd mo chridhe, as leth fulangas agus bàs Chriosta, gum bi mi air m' aireamh am measg nan naomh, sa seinn do chliu gu siorruidh. Amen.

O Thighearna, olaidh mi gu toileach an cupan searbh so a tha do lamh throcaireach cheart a tairgse dhomh: tha mi lan sthriochte dha do thoil bheannaichte co dhiu is beatha no bàs e; cha n-i mo thoilse ach do thoil naomhsa gun robh diante. O Thighearna, tha mi tairgse dhut na tha mi fulang an drasda, agus na dh' fhuiligeas mi an dèigh so gu bhith air a naomhachadh le fulangas mo Shlànair. O mo Dhia, tha mi toirt aoraidh dhut mar mo chiad thùs agus mo chrìch dheireannaich, dhutsa tha mo chridhe 's m' anam a toirt lan umhlachd. O Thighearna, se mo mhiann bhith gu bràch a seinn do chliu ann an tinneas no slainte, sa bhith toirt molaidh dha t'ainm maille ris na naoimh air nèamh 's air talamh, Tha mi toirt tainge dhut bho m'uile chridhe air-son gach

tiodhlaic a bhuilich thu ormsa agus air t-Eaglais air fad, as leth do Mhic Iosa Criosta; guh-àirid air-son gaol thoirt domh bhon t-siorrachd, agus mo shaoradh le t' fhuil phriseilse. O na biodh an fhuil sin air a dortadh air mo shonsa an diamhanas.

A Thighearna, tha mi creidsinn anns a h-uile firinn dhiadhaidh a thaisbean thusa, agus a tha 'n Eaglais naomh Chaitliceach a teagasg. Is tusa Dia na firinn nach urrainn mealladh no bhith air do mhealladh: agus a gheall gum bitheadh spiorad na firinn a stiuradh t'Eaglais anns gach uile fhirinn. *Ann an so abair a Chreud.* Led chomhnadhsa, Dhia, so an creideamh anns am bi mi fad mo bheatha, agus anns am faigh mi bàs. A Thighearna, neartaich mo chreideamh. O mo Dhia, sann unnadsa tha m' earbsa gu h-iomlan, us dùil agam ri trocair, grasan agus sabhaladh bhuatsa, as leth fulangas agus bàs mo Shlànair Iosa Criosta. Unnads, a Thighearn, tha mo dhochas, na bitheam air mo mhealladh. O Iosa chaoimh, dian cobhair orm an uair mo thrioblaid, falaich mi nad lotan, agus glan m' anam le t'fhuil phriseil. O mo Dhia, tha mi toirt gaoil dut le m' uile chridhe, le m' uile anam, agus os cionn

gach nì ; co dhiu sann mar so bu mhiann leam gaol a thoirt dut. O thig a ghabhail seilbh nam anam, us biodh e gu bràch air a lionadh led ghaol. Si mo thoil a bhith fuasgailte sa bhith maille ri Criosta. O cuin a thig do rioghachd? O Thighearna cuin a bhios tu riaghladh cridheachan an t-sluaigh gu leir? Cuin thig crioch air a pheacadh?

Air-son do ghaoil bithidh mi ann an carrantachd ri gach neach. Tha mi bhom chridhe toirt lan mhathanais dha gach aon a rinn eucoir orm, sa g-iarraidh mathanais air gach aon air an d' rinn mi olc. Dian trocair, a Dhia, air reir do mhor throcaire, agus air reir lionarachd do chaomh throcaire dubh as me lochdan. O co bheir uisge dham cheann agus tobraichean dhiar dha mo shuilean gus am bi mi là sa dh'-oidhche a caoidh mo pheacannan! Is truagh gun d' rinn mi eucoir riamh air an Tì a ta uile-mhath, ô is sona an t-anam a ghleidh neochiontas a bhaistidh. Thighearna, dian trocair orm, oir is peacach mi. Iosa Mhic an Dé bheo, dian trocair orm. Tha mi liubhairt m' anma do Dhia a chruthaich mi á neoni; do dh' Iosa mo Shlànair a cheannaich mi le fhuil phriseil

don Spioraid Naomh a naomhaich mi an tobar a bhaistidh. Nad lamhans, a Thighearn, tha mi liubhairt m' anma.

Tha mi nis us gu siorruidh cur cuil ris an aibhistir, us ri uile ghriomhan; agus tha mi toirt gràine dha bhuaireadh us dha mheall-taireachd. O Thighearn, na leig le namhaid m' anma buaidh fhaotainn orm a nis no aig uair mo bhàis. O bitheadh t' ainglean naomh gu leir gam dhion bho chumhachdan an dorchadais. O Mhathair Dhé, guidh air ar sonne na peacaich a nis agus aig uair ar bais. O Naoimh us Ainglean Dé, guidhibh as mo leth, chionn is peacach truagh mise.

*Urnaigh air-son faighidin an àm mor chràidh.*

O Thighearna, chiontaich mi nad agh-aidh, gabh m' fhulangas an eirig mo pheacannan; is tric a chuir mi miothlachd ort, us tha h-uile reuson agam air fulang. Thighearna, tha thusa ceart anns gach doigh. Se an Thighearn thug dhomh slainte agus neart, se thug bhuam iad. Tha chùis mar tha esan faicinn iomachuidh, beannaichte gun robh ainm an Thighearna. Thoill mi tuille mor sa tha mi fulang;

anns a cheart thrioblaid a leag thu orm, tha thus, a Thighearn, a fiachainn trocaire. O mo Dhia, na caomhain mi san t-saoghalsa, ach bi caomh rium san t-siorrachd. Is lionar iad a tha fulang ann an ifrinn air-son peacannan nas lagha na rinn mise, is neonach na tha mi fulang an coimeas riusan ; sann domh is dán a bhith gearan. A Thighearna, rinn thusa iobairt dhiot fhein air mo shonsa, agus tha mise gam thairgse fhein an drasda mar iobairt dhutsa. Ma dh' fhuilig an Tì neochiontach air-son ar peacannan dè dh' eirgheas don chiontach. Roi so b'i mo thoil fein a bha mi leantuinn, ach bithidh mi air mo stiuradh le toil an Tighearna á so suas. Dè an criostaidh mise ma dhiultas mi mo Cheannard a leanailt ? Ghiulain thus, a Thighearna, do chrois, agus nach fheudar dhomhsa mo chrois a ghiùlan mar an ciadna. Cha mhise do sheirbhiseach ma chuireas mi an aghaidh do thoil, no ciamar a their mi mo Thighearna riut mur bi mi umhailte dhut ? Sann led ordugh a thainig so orm, a Thighearn, beannaichte gun robh t'ainm. Seall orm, a Thighearna, le truas, thoir furtach dhomh 's mi an teinn. Gheall thu cobhair dhaibhsan a ghlaodhadh ort

nan trioblaid, Dhia dian comhnadh rium gun dàil. Gheall thu nach bitheadh h-aon a chuireadh earbsa unnad air a mhealladh; Dhia sann unnadsa tha m' uile dhochas, Dhia na treig mi. Dhia cuidich mi, thoir dhomh fulang le faighidin, sa bhith lan-sthriochte dhad thoil bheanaichte. Se so lath' a chath, led chomhnadhsa, Dhia nam feart, gheobh mi buaidh; bhona gheall mi do bhratach a leantuinn is còir dhomh fulang nad aobhar; is mor a dh' fhuilig na mairtirean, ach an uair bu mhua an dòruinn thug iad moladh dha t' ainm. Bheil còir agamsa bhith saor bho thrioblaid? Bheil mise nas fhearr na 'n fheadhainn a dh' fhalbh romham? is ioma là socrach slainteach a bh' agamsa, agus feadhainn a b' fhearr na mi ann an trioblaid 's an anshocair; bhon is àm diachainn a bheatha so, nach fheum mise tachairt ri diachainn mar an ciadna, am bi dùil agamsa ri crùn mur faigh mi buaidh, 's am faigh mi buaidh mur dian mi cath? Ciod is fhiach m' umhlachd mur striochd mi dom thrioblaid, no m' fhaighidin mur giùlain mi m' anshocair, no càite bheil mo mhisneach 's mo neart ma gheilleas mi an àm cruadail? So an t-àm a dhearbhas gur Criostaidh mi.

O mo Dhia, dè 's fhiach gach gealladh a thug mi dhut, ma chuireas mi nad aghaidh an uair a smachdaicheas tu mi? Ma tha mi toilltinn mo chronachadh, ô mo Dhia, car-son a chuirinn nad aghaidh? Na smachdaich mi, a Thighearna, nad fheirg, us na cronaich mi nad dhiumb. Ged nach eil mi ga thoilltinn, seall thus orm, a Dhia, le truas agus le bàigh. Tha fios agad nach eil unnam ach neoni, cuidich mi led ghrasan cumhachdach. Na treig mi nam dhiachainn, ach dion mi fo sgàil do sgèithe, a Dhia nam feart; is creutair bochd truagh mi na bi ann am feirg rium. Cha n-eil cobhair ri faotainn ach bhuats a mhain, is tu mo thaic, m' fhasgadh, us mo dhidean. Dhia na cuir suarach mo ghearan ach thoir fasgadh dhomh fo sgàil do chumhachd. Thoir bhuam mi-fhaighidin, ciosnaich mo nadur coirbte. Olam gu deonach an cupan a chuir thu nam laimh. Thoir dhomh mo chrois a ghiùlan le faighidin, sann tro mhoran anshocair theid sinn a stigh do rioghachd fhlathanais; 's fheudar dhaibh-san leis an àill a bhith an gloir maille ri Iosa, fulang maille ri Iosa. Ionnsaich dhomh mo thrioblaid a ghiùlan air dhoigh 's gun tig i gu feum siorruidh dha m' anam

Thig crioch air gach nì a dh' fhuiligeas mi an drasda; is goirid diumain m' ùine san t-saoghalsa, cha n-fhada th'agam ri fulang. Ach air an ath bheatha cha tig crioch. O giùlainem a phiansa nach mair ach goirid, an doigh chriostail fhaighidnich los gun seachainn mi phian a mhaireas a chaoidh! ma tha e duilich cur suas leis an trioblaid so ciamar a dh' fhuiliginn dòruinn shiorruidh ifrinn. Sann gus mo theasraiginn bho phein shiorruidh a leig thus, a Dhia pian aimsireil orm. Fuiligidh mi gu toileach le comhnadh do ghras. Do thoils, a Dhia uile ghlic, uile bheannaichte, agus uile throcaireach, gun robh diante. Amen.

---

## URNAIGH RO'N CHOMANACHADH DHEIREANNACH.

O SHLANAIR bheannaichte Iosa Chriosta! tha mi creidsinn gu daingean gu bheil thu ga rireamh a lathair anns an t-sacramaid urramaichse, a tha mi nis dol a ghabhail mar *Viaticum* no lòn-turuis na siorrachd: tha mi creidsinn gur iad d' fhior fheoil us d' fhior fhuil maille ri t'anam

us do dhiadhachd a th'innte. Se mo mhiann an t-aran nèamhaidh so fhaotainn, air-son d' onair us do ghloirse, agus math m' anma, los gum bi mi gu sona air mo dhluthadh riutsa. Ach ciamar is dàn leam teannadh riut; cruimheag cho truagh, a dh' ionnsaidh Morachd neo-chriochnaichte; peacach cho salach, gu glainead us naomhachd fhein? Sann ad throcair uime sin tha mi cur m' uile earbsa; ach bhon is i do thoil cuireadh a thoirt dut fhein a dh' ionnsaidh bothain cho bochd truagh agus suarach ris a chom so, deonaich, guidheam ort, grasan, miagh, umhlachd, us cràbhadh a thoirt domh, a dh' uidhemicheas àite tàimh iomachuidh gu gabhail romhad. Glan m' anam bho'n h-uile smal peacaidh, èid e le trusgan bainse na carrantachd, agus sgeadaich e le uile shubhailcean. Thigeam h-ugad mar Mhagdalen, gus mo shaoradh bho'n h-uile olc, agus thus a ghlacail, m' aona mhath. Tha fuath agam bho ghrunnd mo chridhe air m' uile pheacannan, chionn gun do chuir iad miothlachd air do mhathas. Tha toil agam an tilgeadh uile sios aig do chasan, gus am mathar 's an dubhar as iad led fhuil phriseil. Tha duilichinn orm air an son, us bithidh mi duilich brònach air an

son fhad' 's is beo mi. Ni mi caoidh us tuireadh air an son le doilghios cridhe. Ged tha iad lionar us uamhasach, is neoni iad laimh rid throcair do-thomhaiste, us ri eirig neo-chriochnaichte d' fhala priseil. Thoir mathanas domh ma-ta, Iosa chaoimh. Air sgàth do mhor iochd, gabh truas dhiom us sabhail mi; chionn cha treig thu a chaoidh iadsan a chuireas an dochas unnad. Tha mi toirt gaoil dut, ô mo Dhia, le m' uile chridhe 's le m' uile anam, os cionn gach nì th' air thalamh no air nèamh; co dhiu se mo mhiann gaol thoirt dut le durachd mo cridhe. Tha mi gam liubhairt fhein dut gu siorruidh. O thig agus gabh seilbh air mo cridhe gu là bhràth. Tha mi ga thairgse dhut gu h-iomlan, ô thig agus las suas e le teine caomh do ghaoil nèamhaidh, agus na sgaradh nichean am beatha no 'm bàs mi bhuat tuille. O Iosa chiuin, deasaich mi gus am beanneachd a tha thu brath a bhuileachadh orm fhàilteachadh mar is còir. Iriosl·aichte an cridhe 's an inntinn, tha mi toirt aoraidh us urraim dhut, sa g-aideach ad lathair nach eil unnam ach duslach us luaithre. Se muinghin ad mhathas tha toirt danadais domh a thighinn ad ionnsaidh, oir is eiginn

domh gabhail ris nach airidh air mi air sheol sa bith. *Thighearna, cha n-fhiù mi thu thighinn a stigh fo m' ardaich: ach abair am facal a mhàin, 's bithidh m'anam sabhailte.*

---

## URNAIGH AN DEIGH A CHOMANACHAIDH DHEIREANNAICH.

TAING us gloir dhut, ô Thighearn a dheonaich nad mhor chaoimhneas tighinn a shealltainn orm, agus furtachd a thoirt do m' anam feumach. Leig le do sheirbhiseach a nis triallann an sìth, air reir t' fhacail. Thainig thu a choimhead orm, us cha dhealaich mi riut. A nis gabhaidh mi mo chead dhen t-saoghal gu toileach; us theid mi nad choinneamhs, a Dhia, le sòlas.

O Iosa chaoimh, cha dhealaich mi riut gu siorruidh. Tha mi nis air mo dhluthadh riut gu teann, unnadsa bithidh mi beo, unnadsa gheobh mi bàs, agus unnadsa tha mi 'n earbsa bhith comhnuidh gu bràch.

Cha n-eil sa bheathasa, ach trioblaid us anshocair, se mo mhiann a bhith air m' fhuasgladh sa bhith maille ri Criosta.

Ged a ghluaiseas mi ann a sgàil a bhàis,

cha n-eirich beud dhomh, bhon tha thus ann mo chuideachda, a Thighearn. Mar tha am fiadh an dèidh air uisge an fhuarain, mar sin tha m' anam an tòir ort; tha m' anam tartmhor an geall air ol á tobar na beatha.

O mo Dhia, cuin a theid mi nad lathair! O Iosa, thoir do bheannachd dhomh, agus socraich m' anam ann an sìth shiorruidh; ann am fois nach faigh mi ach bhuats a mhain; ann am fois nach cuir mo namhaid a dhìth orm.

Is fhada leam gus am bi mi nad chuideachd ann an sòlas siorruidh; is truagh nach robh m' anam aig fois, sann unnads a Dhia tha sòlas rioghachd fhlathanais.

Ciod mo ghnothachsa tuille ris an t-saoghal? Dè tha bhuam ann am flathanas ach thusa mo Dhia? Nad lamhansa tha mi liubhairt mo spioraid: Iosa, glac m' anam us thoir gu sòlas siorruidh e. Amen.

---

## URNAIGH RO'N OLA DHEIREANNAICH.

A THIGHEARN Iosa Criosta, tha thu ann ad mhor iochd a freasdal oirnn

led chuideachadh laidir anns gach gàbhadh us cunnart am bi sinn : deonaich mise dhianamh toillteanach air na grasan tha fuaighte ris an t-sacramaid tha mi dol a ghlacail an drasda. Dh' ordaich thu sacramaid na h-Ola Deireannaich gu furtachadh air na daoine a tha 'n dòruinn, agus ann an riatanas araid air taic agus air misnich, tha mi deonach air an leigheas spioradail so ghlacail, air-son na criche gus na shonraich thu i. Deonaich, a Thighearn, gun tig an t-ungadh naomhsa gu feum dhomh, gu m' anam a leigheas bho na creuchdan a dh' fhag am peacadh air; gus mo neartachadh an aghaidh gach buairidh; gu taic a dhianamh dhomh nam thrioblaid, 's nam dhòruinn; agus, air reir do thoil naoimhse, gu m' ullachadh gu bàs beannaichte. Ma tha thu faicinn gum bi slainte dham choluinn na cuideachadh gu m' anam a shabhaladh, biodh so na mhiadhon gus a tilleadh gam ionnsaidh. Ach tha mi lan sthriochte dhad thoil naoimh. Is deonaiche mi air do thoilse dhianamh na bhith beo san t-saoghalsa. Dian rium air reir 's mar tha thu faicinn is fhearr dha m' anam. So aon iarratas mo chridhe, do thoilse bhith diante.

Thoir dhomh slainte no easlainte, beatha no bàs, do thoil phriseilse gun robh diante, cha n-i mo thoilse. Is mua an toil-inntinn leam do thoilse bhith diante, na deich mile saoghal a bhith agam. Bu ghnothach aghor dhomhsa nan dianadh mo cholunn a thilgeadh a dh' ionnsaidh na h-ùrach as an tainig i, dioladh air-son nam fiachan th' agad orm. Bha mo shuilean fosgailte do ghoraiche; bha mi toirt cluaise do chùlchainnt, do dhroch cainnt, 's do chainnt dhiamhain; bha mi toirt as-onair dhut lem theanga, 's le m' ana-measarrachd; bha mo lamhan a cur air adhart an uilc; bha mo chasan a gluasad an ceuman na h-aimideachd. Leis an ola naoimh so, agus le urnaigh na h-Eaglais, thoir dhomh mathanas, a Thighearna, anns gach peacadh a rinn mi lem cheudan corporra; biodh na dorsan sin a leig am peacadh a stigh gu m' anam a nis dùinte don t-saoghal so. Biodh mo shuilean fosgailte duts a mhàin; biodh mo chluasan a g-eisdeachd rid fhàintean; biodh mo theanga gun tàmh a g-iarraidh iochd us trocair ort. Direadh m' urnaigh mar iobairt thaitnich nad fhianuis; biodh mo lamhan togte suas ri nèamh a g-iarraidh mathanais am pheacannan; gluaiseadh mo

chasan nad shlighean, us biodh mo chridhe na theampull beo aig an spiorad Naomh. Ann ad lamhan, ô Ios, air a bheil gaol mo chridhe, tha mi liubhairt m' anam. Unnadsa bithidh mi beo, unnadsa, gheobh mi bàs, unnadsa ni mi comhnuidh, agus unnadsa tha mi an dochas gun sealbhaich mi a bheatha shiorruidh. Amen.

---

## URNAIGH AN DEIGH NA H-OLA DEIREANNAICHE.

O MO Dhia, is tus a chruthaich, a shabhail, sa naomhaich mi; sa rinn fuasgladh orm ann an ioma cunnart us gàbhadh, a thaobh anma us coluinne. Bheathaich thu mi le sacramaid dhiadhaidh do Chuirp agus d' Ola priseil; agus dheonaich thu dhomhsa dleasnas na h-Eaglais, ged is ioma h-aon bu toillteanaiche na mi fhuair bàs obann as aonais.

Air-son nan grasan so, 's nan tiodhlaicean mora a bhuilich thu orm, tha mi toirt moran taing dhut; tha mi tairgse mo chridhe dhut mar iobairt loisgte, seall

air le tlachd us bàigh. Cha n-iarr mi bhith saor bho m' anshocair; bhona sann agadsa tha fios air an nì thig gu m' fheum. Deonaich gum fuilig mi gun ghearan, 's gun giùlain mi gu faighidneach gach crois us trioblaid a thig bhod laimh; ma si do thoil bheannaichte mo cholunn lag a phianadh le barrachd cràidh us dòruinne air na tha mi fulang an drasda, ô Thighearna, tha mi toileach cur suas ris, agus a bhith striochte dhad thoil naoimh anns gach nì. O mo Dhia, eisd ri aon achanaich, si sin, gun tig am bàs orm ann a staid nan gras, agus gum faigh mi, an dèigh trioblaid us anshocair na beathasa, seilbh ann an rioghachd na gloire, gu bhith seinn do chliu maille ris na naòimh ann an sòlas siorruidh. Amen.

---

## LEADAN DHAOINE TINNE.

A THIGHEARNA. Dian trocair air *(no oirre.)*
A Criosta, Dian trocair air *(oirre.)*
A Thighearna, Dian trocair air *(oirre.)*
Naomh Mhoire, *Guidh air a shon* (son.)
Ainglean us Ard-ainglean uile, *Guidhibh,*

N. Abel,
Chòisridh bheannaichte uile,
N. Abraham,
N. Eoin-Bhaiste,
N. Ioseph,
Aithrichean us Fhàidhean naomh uile,
N. Pheadar,
N. Phòil,
N. Aindris,
N. Eoin,
Ostala sa Shoisgeulaich naomh uile,
Naoidheana naomh uile,
N. Stephain,
N. Labhruin,
N. Bhincent,
Mhairtirean naomh uile,
N. Shilbhester,
N. Ghrigori,
N. Uistein,
Easpuigean us Aidmheilich naomh uile,
N. Bhenedic,
N. Fhranse,
Mhanaichean agus Aonaranaich naomh uile,
N. Mhoire Mhagdalen,
N. Luci,
Oighean us Bhantraichean naomh uile,

*Guidh no guidhibh air a shon* (son.)

Naoimh sa Bhan-naoimh uile,

Bi trocaireach, dian fathamas ris (*no rithe*) ô Thighearna.

Bi trocaireach, saor e (*i*) ô Thighearna.

Bhod fheirg, saor e (*i*) ô Thighearna.

Bho ghàbhadh a bhais, saor e (*i*), ô Thighearna.

Bho chumhachd an droch spioraid, saor e (*i*), ô Thighearna.

As leth do bhreith, saor e (*i*), ô Thighearna.

As leth do chroise us do phàis, saor e (*i*), ô Thighearna.

As leth do bhàis agus do thiodhlacaidh, saor e (*i*), ô Thighearna.

As leth t' aiseirigh glormhoir, saor e (*i*), ô Thighearna.

As leth grasan an spioraid Naoimh an Cofhurtair, saor e (*i*), ô Thighearna.

Air latha a bhreitheanais, saor e (*i*), ô Thighearna.

Sinne na peacaich, deonaich eisdeachd ruinn.

Thu bhith baigheil ris (*rithe*), deonaich eisdeachd ruinn.

A Thighearna, dian trocair oirnn.

A Chriosta, dian trocair oirnn.

A Thighearna, dian trocair oirnn.

*Urnaigh ri chantuinn ann an cruaidh spairn a bhàis.*

IMICH as an t-saoghal so, ô anam chriostail, ann an ainm Dhé an t-Athair uile-chumhachdach, a chruthaich thu; ann an ainm Iosa Criosta, Mac an Dé bheo, a dh' fhuilig air do shon: ann an ainm an Spioraid Naoimh, leis an deach do naomhachadh: ann an ainm nan aingeal, agus nan ard-aingeal: ann an ainm chathraichean us fheartan; ann an ainm phrionnsachan agus chumhachdan: ann an ainm nan cherubim, agus nan seraphim; ann an ainm nan aithrichean naomh 's nam fàidh: an ann ainm nan ostal agus nan soisgeulach: ann an ainm nam mairtirean, agus nan aidmheileach: ann an ainm nam manach 's nan aonaran naomh: ann an ainm nan oighean naomh, agus naoimh, agus ban-naoimh Dhé uile: an diugh biodh do thuinidh an sìth, agus do dhachaidh ann an Sion naomh; tro Iosa Criosta. Amen.

A Dhia na h-iochd, a Dhia na tròcrach, a tha le miad do bhàigh a toirt a pheacaidh air falbh leis an aithreachas, sa tha leaghadh as nan ciontan a chaidh seachad ann

am fialachd do ghras; thoir suil fhial air N. so do sheirbhiseach (*bhan-sheirbhiseach*), agus air ar n-iarraidh eisd ri achanaich (*h-achanaich*), a sireadh le uile dhùrachd a chridhe (*cridhe*) mathanais na uile pheacannan (*peacannan*). Leighis ann (*innte*), Athair na trocaire, gach nì tha breoite le laigse shaoghalta, no truaillidh le ceilg an droch spioraid, agus snaim e (*i*) ri corp t' aon Eaglais fhein, mar bhall chaidh a cheannach leat. Gabh truas, a Thighearna, ri osnaich (*h-osnaich*), gabh truas ri dheoir (*deoir*): agus bho nach ann an nì sa bith eile, ach ann ad iochdsa tha bun a dhochais (*dochais*), thoir sith dha (*dhi*) fo dhiomhaireachd do sgeithe; tro Chriosta ar Tighearna. Amen.

Ris an Dia uile-chumhachdach tha mi gad earbsa a bhrathair (*phiuthar*) roghaolaich, agus gad liubhairt dhasan leis an leis thu mar chreutair; air chor, 's nuair a phaidheas tu leis a bhàs dlighe do naduir, gun till thu ris an Tì a chruthaich thu, agus a dhealbh thu á crè an talmhainn. A falbh as a choluinn ma-ta gum b' e cuideachd gheal nan aingeal a chomhlaicheas t' anam: gum b' e cùirt nan ostal lem fàilt sheimh a thig ad fhianuis; gum b' e

armailte buadhach nam mairtirean a thig ad dhàil: gum b'iad na h-aidmheilich, cruinn mar lilidh geal, a dh' iadhas umad : gum b'e cosheirm eibhinn nan oighean a ghabhas greim dhiot, agus a bheir gu fois shaibhir thu ann am broilleach nan aithrichean naomh ; gum b' ann le aoidh us gean na aodann a nochdar dhut Iosa Criost, gad ghairm am fochair a chairdean : gum bu fada bhuat gach nì a dhiolar an dorchadas, a smachdaichear san teine, sa dhitear gu dòruinn shiorrudh : geilleadh dhut sàtan an uilc, maille ri chombaich : critheadh e rod thigheachd am measg nan aingeal : teicheadh e le fuathas gu aibheis dhuibh shiorruidh fhein. Eirgheadh Dia, 's biodh a naimhdean air an sgapadh : teicheadh do luchd-fuath as t' fhianuis, meathadh iad as mar an deathach ; mar a leagheas a chèir ri aodann an teine, caitheadh na peacaich as an lathair Dhé : ach aig na daoine cearta biodh cuilm, biodh aighear an lathair Dhé. Mar sin le fiamh air an gonadh biodh ceathairn an dorchadais, agus aig gaisreadh shàtain na biodh a dhanadas ceap-aimhleis a chur ad shlighe. Saoradh Criosta thu bho phian, a cheusadh air do shon ; saoradh Criosta thu bho bhàs

siorruidh, dheonaich am bàs fhulang air do shon ; suidhicheadh Criosta, Mac an Dé bheo, thu ann am phàras aillidh nan seud ; cunntadh am Buachaille firinneach ud thu an aireamh a threud. Glanadh e thu bhod pheacannan gu leir, agus am measg a dhaoine taghte tilgeadh e do chrannchur: gum b'ann aghaidh ri aghaidh a chi thu do Shlànair, agus gu bràch gum b' ann a bhios do shuil shona coimhead air fuaran aghor na firinn, agus gum b' ann an comunn nan naomh a leumas t' anam le sòlas fo dhearrsadh an t-soluis shiorruidh. Amen.

Thoir, a Thighearna, do sheirbhiseach (*bhan-sheirbhiseach*) gu ionad na beatha, ris a bheil a dhùil (*dùil*) bhod throcair.

A. Amen.

Saor, ô Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*), bho uile chunnartan iutharna, bho h-uile pian, 's bho h-uile truaighe.

Amen.

Saor, ô Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*), mar a shaor thu Enoch agus Elìas bho bhàs cumanta chlann-daoine.

R. Amen.

Saor, ô Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*), mar a shaor thu Noä bhon tuil.

R. Amen.

Saor, ô Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*), mar a shaor thu Abraham bho Ur nan Caldéäch.

R. Amen.

Saor, ô Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*), mar a shaor thu Job bho uile dhòruinnean.

R. Amen.

Saor, ô Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*), mar a shaor thu Isaac bho bhith no iobairt fo laimh athar.

R. Amen.

Saor, ô Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*), mar a shaor thu Lot bho Shodom 's bho lasraichean teine.

R. Amen.

Saor, ô Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*), mar a shaor thu Maois bho laimh Pharao righ na h-Eiphit.

R. Amen.

Saor, ô Thighearna, anam do sheir-

bhisich (*bhan-sheirbhisich*), mar a shaor thu Daniel bho shlochd nan leomhan.

R. Amen.

Saor, ô Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*), mar a shaor thu an triuir chloinne bho 'n amhainn theine, 's bho laimh an droch righ.

R. Amen.

Saor, ô Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*), mar a shaor thu Susanna bho aithis bhreige.

R. Amen.

Saor, ô Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*), mar a shaor thu Dàï bho laimh righ-Sàl agus Gholìah.

R. Amen.

Saor, ô Thighearna, anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*), mar a shaor thu Peadar us Pòl bho phriosan.

R. Amen.

Agus mar a shaor thu an oigh sa bhana-mhairtir bheannaichte Thecla bho thri dòruinnean cruaidhe: amhail sin deonaich anam do sheirbhisich (*bhan-sheirbhisich*) so a shaoradh, agus a chur (*cur*) maille riut ann an seilbh na beatha siorruidh.

R. Amen.

*Urnaigh.*

THA sin a g-earbsa riut, ô Thighearna, anam do sheirbhisich *(bhan-sheirbhisich)* N. agus si ar n-achanaich riut, Iosa Chriosta, Shlànair an t-saoghail, nach diult thu an t-anam so, a thainig thu shireadh gu trocaireach gu talamh, a chur an asgaill nan aithrichean naomh. Gabh, a Thighearna, ri annam, *(h-anam)* chaidh a chruthachadh cha n-ann le Diathan eile, ach leatsa an t-aon Dia beo agus firinneach: oir Dia eile cha n-eil ann ach thusa, agus fear do ghriomh cha n-eil ri fhaotainn. Thoir sòlas dha n-annam so nad lathair, na cum cuimhne air a sheana (*seana*) chiontan, no air a mhisg a dh' fhaodadh droch thogradh a lasadh na intinn (*h-intinn*). Ge do dh' eirich dha (*dhi*) am peacadh a dhianamh, cha d'aicheadh leis (*leatha*) an t-Athair, sam Mac, san Spiorad Naomh, ach chreid e (*i*) unnta, 's bha eud diadhaidh na chridhe (*cridhe*), agus do'n Dia a rinn gach ni thug e (*i*) aoradh gu dligheach.

Na agair air (*oirre*) tha sinn a guidh ort ô Thighearna, peacannan na h-oige agus an aineolais; ach air reir do mhoir throcaire

fhein bi cuimhneach air a leas (*lleas*) ann an solus do ghloir. Fosgladh flathanas roimhe (*roimpe*), biodh toil-inntinn air na h-ainglean. Gu do rioghachd, a Thighearna, gabh do sheirbhiseach (*bhan-sheirbhiseach*). Gabhadh naomh Micheil Ardaingeal Dé aig a bheil ceannfeadhnas air feachd fhlathanais greim dheth (*dhi*). Na choinneamh (*coinn-*) thigeadh ainglean Dé agus thugadh iad e (*i*) gu baile glormhor Ierusalem. Cuireadh an t-ostal Peadar beannaichte a fhuair bho Dhia iuchraichean fhlathanais furan air (*oirre*). Dianadh naomh Pòl a thoill a bhith na shaghach taghte a chomhnadh (*comh-*). Biodh naomh Eoin, an t-Ostal ionmhuinn a fhuair sealladh air diomhaireachd fhlathanais, na eadar-ghuidhear air a shon (*son*). Dianadh na h-ostail naomh uile, a fhuair bhon Tighearna comas air ceangal agus air fuasgladh, urnaigh air a shon (*son*). Dianadh na naoimh air fad agus daoine taghte Dhé a dh' fhuilig anns a bheathasa dòruinn air-son Chriost eadar-ghuidhe air a shon (*son*). Air chor 's gum faod e (*i*) an dèigh bristeadh à priosan na feola, ruighinn air gloir rioghachd fhlathanais, le comaradh Iosa Criost ar Tighearna, a tha beo 's a

riaghladh maille ris an Athair, agus ris an Spiorad Naomh bho shaoghal gu saoghal. Amen.

*Nuair a chaochlas e* (i), *theirear.*

Thigibh, a naoimh Dhé uile, thigibh uile ainglean an Tighearna, agus glacaibh anam (*h*-), is thugaibh e an lathair an Tì is airde. Gum b'e Criost a rinn do ghairm a ghabhas greim dhiot; gum b' iad na h-ainglean a ghlacas tu, agus a chuireas an uchd Abraham thu, 's an lathair an Tì is airde.

V. Fois shiorruidh thoir dha *(dhi)* a Thighearna.

R. Agus solus siorruidh lasadh thairis air *(oirre)*.

V. A Thighearna, dian trocair oirnn.

R. A Chriosta, dian trocair oirnn.

V. A Thighearna, dian trocair oirnn.

R. Ar n-Athair, &c. *(le guth iosal)*.

V. 'S na leig ann am buaireadh sinn.

R. Ach saor sinn bho 'n olc.

V. Fois shiorruidh thoir dha *(dhi)* a Thighearna.

R. Agus solus siorruidh dearrsadh air *(oirre)*.

V. Bho dhorsan ifrinn.

R. Teasraig anam *(h-)*, ô Thighearna.
V. A Thighearna, eisd ri m' achanaich.
R. Agus ad ionnsaidh thigeadh mo ghuth.
V. Gun robh an Tighearn maille ribh.
R. Agus maille rid spioradsa.

*Dianamaid urnaigh.*

Riuts, a Thighearna, tha sinn a g-earbsa anam do sheirbhisich *(bhan-)* N. gu bhith maireann maille riut an deis a bheatha so a threigsinn: agus na ciontan a rinn e (*i*) na bheatha (*beatha*) le laigse a naduir, glan thusa bhuaith (*bkuaipe*) nad mhor throcair; as leth Iosa Criost ar Tighearna. Amen.

---

## LEADAN AIR-SON NAM MARBH.

THIGHEARNA, dian trocair oirnn.
Thighearna dian trocair oirnn.
Ios, eisd rir n-urnaigh.
Thighearna Iosa, thoir dhuinn ar n-achanaich.
O Dhia Athair, a Chruthadair an t-

saoghail, dian trocair air anman nam marbh chreideach.

O Dhia a Mhic, a Shlànair a chinnidh dhaonda, saor anman nam marbh chreideach.

O Dhia a Spioraid Naoimh, a ni foirfe na daoine taghte, coimhlion sòlas nam marbh chreideach.

O Thrionaid naomh, aon Dia an tri pearsachan, thoir fois do dh' anman nam marbh chreideach.

Oigh bheannaichte Mhoire, a chaidh thoirt suas gu buadhar gu rioghachd do Mhic, tré ghrasan sonraichte, *Guidh air-son anman nam marbh chreideach.*

Ainglean beannaichte, a rinn feum math de chiad ghriomh ur toil, sa fhuair seilbh air sonas neo-chaochlaideach, *Guidhibh, &c.*

Aithrichean beannaichte, a bha air ur lionadh le sòlas nuair thug Slànair a chinnidh dhaonda fuasgladh dhuibh as a phriosan anns an robh sibh fada fo chuibhrichean *Guidhibh, &c.*

Fhàidhean beannaichte, a bha an dèigh feitheamh le faighidin air teachd a *Mhessia* air ur lionadh le aoibhneas le e fhein thighinn gur sealltainn. *Guidhibh, &c.*

Naoimh beannaichte, a chaidh, aig ais

eirigh ghlormhoir ar Slànair, thoirt bho *Limbo* gu lathaireachd shoilleir Dhé. *Guidhibh, &c.*

Ostala beannaichte, a shuidheas air an latha dheireannach ghàbhaidh air dà chathair dhiag, a thoirt breith air dà threubh dhiag Israeil. *Guidhibh, &c.*

A Dheisciobuil beannaichte ar Tighearn a lean a cheuman naomh ann an rathad cumhann na foirfeachd. *Guidhibh, &c.*

A Mhairtirean beannaichte, a chaidh ro mhuir ruadh ur fala fein, 's gun fhuireach ri dol ro anradh an fhàsaich, a chaidh direach gu talamh a ghealltanais. *Guidhibh, &c.*

Aidmheilich beannaichte, a chuir suarach faoineas an t-saoghail, sa leag ur n-inntinn gu h-iomlan air aoibhneas fhlathanais. *Guidhibh, &c.*

Oighean beannaichte, a bha a ghnàth nur faireachadh a feitheamh le ur lochrain uidheamaichte air ciad thighinn fhir na bainse. *Guidhibh, &c.*

Naoimh beannaichte gu leir, a bha làn iomachuidh, le bhith saor bho ghaol mi-riaghailteach gach nì cruthaichte gu dol gun dàil an cuideachd ur Cruthadair. *Guidhibh, &c.*

Bi trocaireach, ô Thighearn, agus math am peacannan.

Bi trocaireach, ô Thighearn, agus eisd rir n-urnaighean.

Bho sgàil a bhàis far nach dealraich solus do ghnuis. *Saor iad, ô Thighearna.*

Bhon h-uile olc a bheir fein thoileachadh san t-saoghalsa orra san ath shaoghal. *Saor iad ô Thighearna.*

Bhod mhìghean a bhrosnaich iad len dearmad, 's lem mi-thaingeileachd. *Saor iad, ô Thighearna.*

Bho phein Phurgadair a leag do cheartas orra air-son am peacannan ńeo-dhiolte. *Saor iad, ô Thighearna.*

Bho dhòruinnean nas truime gun choimeas na 'n t-amhghar is seirbhe sa bheathasa. *Saor iad, ô Thighearna.*

Bhon phriosan as nach tigear gus am paidhear am fairdein deireannach. *Saor iad, ô Thighearna.*

Tré lionmhorachd do throcairean a tha daonnan iochdar ri laigse naduir. *Saor iad, ô Thighearna.*

Tré feart do chroise, air an d' rinn thu rèite eadar an saoghal agus t' Athair. *Saor iad, ô Thighearna.*

Tré do thearnadh buadhar gu ifrinn, gu

cuibhrichean a bhàis a bhristeadh. *Saor iad, ô Thighearna.*

Tré t'aiseirigh ghlormhoir bho 'n uaigh, gu rioghachd nèimh fhosgladh. *Saor iad, ô Thighearna.*

Tré do dheasghabhail buadhar gu flathanas, a thoirt braighdeanais an daorsa. *Saor iad, ô Thighearna.*

Tré do thigheachd ghàbhaidh a thoirt breith air an t-saoghal. *Saor iad, ô Thighearna.*

Sinne na peacaich. *Guidhemid ort eisd ruinn.*

Gum b'i do thoil an lath' a luathachadh air an saorar do chreidich bho thuinidh a bhròin. *Guidhemid ort eisd ruinn.*

Gum b'i do thoil tìm an diolaidh a ghiorrachadh, 's an gabhail a stigh gu luath gu d' ionaid-naomh air néamh. *Guidhemid ort eisd ruinn.*

Gum b'i do thoil, as leth urnaighean us deagh ghriomhan diante nad Eaglais, an gabhail a stigh gud phailliunan siorruidh. *Guidhemid ort eisd ruinn.*

Gum b'i do thoil luaidheachd domheasail d' iobairt a ghabhail mar dhioladh air-son am peacannan. *Guidhemid ort eisd ruinn.*

Gun dian sealladh beannaichte Iosa furtachadh orra, 's gun dealraich a ghloir neochaochlaideach orra. *Guidhemid ort eisd ruinn.*

Mhic Dhé. *Guidhemid ort eisd ruinn.*

Uain Dé, thig ann an gloir a thoirt breitheanais air bheo 's air mhairbh *Thoir fois do dh' anman nam marbh chreideach.*

Uain Dé, a bheir crith air an talamh, sa bheir air na speuran a leaghadh nad fhianuis, *Thoir fois do dh' anman nam marbh chreideach.*

Uain Dé, aig a bheil ainman nan daoine taghte sgriobhte ann an leabhar na beatha, *Thoir fois shiorruidh do dh' anman nam marbh chreideach.*

O Thighearna, saor sinne agus do chreidich gu leir air an là uamhasach sin, nuair thig dorchadas air a ghréin agus air a ghealaich, sa thuiteas na reultan bho nèamh; air là na truaighe, air an là ghàbhaidh sin nuair a chritheas nèamh agus talamh, sa thig Iosa le morachd ghlormhoir, 's le ainglean, gun aireamh a thoirt breith air an t-saoghal le teine.

O Thighearna, tiarruinn sinn air an latha eagalach sin; agus cuir maille ris na daoine beannaichte sinn air do laimh dheis gu siorruidh.

O Thighearna, eisd ri m' urnaigh: agus thigeadh mo ghlaodh gad ionnsaidh.

O Dhia shiorruidh, á thug fàinte dha gach aon a charrantachd a chleachdadh, ach a dh' ordaich urram sonraichte a thoirt do pharantan, do chairdean, 's don h-uile neach a ni feum dhuinn; deonaich bhona siad a thug dh' ionnsaidh an t-saoghail sinn, sa rinn ioma comhnadh ruinn, gun coisinn ar n-achanaich dhaibh a bhith gun dàil air an saoradh bho dhòruinn, 's an rathad fhaotainn reith gu sòlas siorruidh; tro Iosa Criost ar Tighearna.

O Thighearn, a tha làn gliocais us troaire! le d' ordughsa cha n-eil sinn anns a heatha so ach air turus gu siorrachd; ha tug thu dhuinn comas aithreachas a hianamh, ach anns an t-saoghals a mhain, tha dòruinn, no sòlas agad a feitheamh irnn san ath shaoghal air reir ar caithe-beatha; Deonaich dhuinne tha fhathasd bo, agus comasach air rèite a dhianamh ut, grasan a stiuireas sinn gun sheachran r an t-slighe dhirich gu flathanas, los nach i peacadh, no dìth uidheamachadh oirnn g an uair dheireannaich, ach nuair theid colunnan sios do'n uaigh gun teid ar n-man suas gad ionnsaidh a ghabhail comh-uidh ann an aros na sìthe 's an t-sòlais

shiorruidh ; tro Iosa Criost ar Tighearn agus ar Slànair. Amen.

*Urnaigh air-son nam Marbh Chreideach gu h-iomlan.*

O DHIA, a Chruthadair, agus a Shlànair nan creideach gu leir, thoir do dh' anman do sheirbhiseach lan mhathanas nam peacannan, 's biodh iad air an saoradh bhuapa mar is deonach leo, tro thoradh t'achanaich diadhaidhse, tha beo sa riaghladh fad shaoghal nan saoghal. Amen.

---

## CRABHADH NA CONAIR MHOIRE.

Tha an Crabhadh naomh so air a roinn na thri earrannan ; tha coig rùin dhiomhair anns a h-uile earrann ; aon Phaidir, deich Bheannachadh Moire anns a h-uile rùn diomhair, sa criochnachadh le Gloir do'n Athair, &c., maille ri urnaigh ; a tighinn mar sin gu coig-diag rùin diomhair, coig Paidrichean diag, coig-diag

Ghloir do'n Athair, coig urnaighean diag, us ciad gu leth Bheannachadh Moire. Faodar an Crabhadh so a dhianamh air aon tarruing, no air thri chuairt : le neach na aonar, no le luchd-freagairt dha.

An ainm an Athar, × agus a Mhic, agus an Spioraid Naoimh. Amen.

V. Fàilt dhut, a Mhoire, tha thu lan de na grasan, tha an Tighearna maille riut.

R. Is beannaichte thu measg nam mna, is beannaichte toradh do bhronn, Iosa.

V. Fosglaidh tus a Thighearna, mo bhial.

R. Agus bheir mo theanga cliu dhut.

V. Dian cobhair orm, ô Dhia.

R. A Thighearna, greas gum chuideachadh.

Gloir do'n Athair, us don Mhac, us don Spiorad Naomh.

Mar bha, 's mar tha, 's mar bhios fad shaoghal nan saoghal. Amen.

## CHIAD EARRANN.

Na coig Rùin Eibhinn, *rin cantainn h-uile* Di-luain us Diar-daoin; Di-dònaich *an* Aidbhen, *us an dèigh* Là-nan-tri-Righ *u* Carghus.

I. RUN. *Teachdaireachd an Aingil.*

Anns an rùn dhiomhair so thugamaid fo-near, guna chuir an t-Aingeal Gabriel fàilt air an Oigh bheannaichte leis na briathran so, *Tha thu lan de na grasan:* agus gun d' innis e dhi gun robh ar Tighearn Iosa Criosta dol a ghabhail coluinn daonda. *An sin abair.*

Ar n-Athair a tha air nèamh, &c., *aon uair.*

Fàilt dhut a Mhoire, &c., *deich chuairt, agus*

Gloir do'n Athair, &c., *aon uair. Cuir na tri urnaighean so air toiseach gach rùin*

*Dianamaid Urnaigh.*

A NAOMH Mhoire, a Bhànrinn nan Oighean, as leth daondachd do Mhic ionmhuinn ar Tighearna Iosa Criost, a thainig gus ar sabhaladh, thoir dhuinne le brigh t' achanaich, soilleireachadh ceart air na grasan mora sin a thog sinn gus an ard-inbhe a bhith nar braithrean aig do Mhac diadhaidh, us thus a bhith dhuinne nad Mhathair. Amen.

II. *Turus Mhoire gu a banacharaid. N. Ealasaid.*

Anns an rùn dhiomhair so thugamaid fo-near, gun deach an Oigh bheannaichte Moire 's i air cluinntinn bho'n aingeal guna ghabh a banacharaid ban naomh Ealasaid sliochd, air adhart gu luath gu beanntan Iudea a dh' amharc oirre, agus gun d' fhuirich i comhla ri tri miosan. *Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid Urnaigh.*

O MHATHAIR bheannaichte, a sgàthain ghlain na h-umhlachd, as leth na blàth-charrantachd a thug a choimhead do bhanacharaid ban-naomh Ealasaid thu, thugas duinn le feartan t'eadar-ghuidhe, gum bi ar cridheachan air an lionadh le grasan do Mhic naoimh cho pailt, us gum bi sinn air ar glanadh bhon h-uile peacadh, agus gun toir sinn cliu us taing dha fad na siorrachd. Amen.

III. *Breith Ios ann am Bethelem.*

Anns an rùn dhiomhair so thugamaid fo-near, gun d'rug an Oigh bheannaichte Moire san àm fhreagarrach dhi, ar Slànair

Iosa Criosta mu mhiadhon oidhche, agus guna chuir i anns a phrasaich e, thaobh 's nach robh àite dha's na taighean. *Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid Urnaigh.*

O MHATHAIR is glaine, as leth t' aiseid mhaighdeanail gun bheud, leis an tug thu solus don t-saoghal led Mhac, ar Slànair Iosa Criosta; coisinn dhuinn, tha sinn a g-achanaich ort le feartan t' eadar-ghuidhe, na grasan sin a bheir neart us treoir dhuinn gu caithe-beatha cho naomh, us cho diadhaidh a leantuinn air talamh gum bi e nar comas a bhith seinn a latha sa dh' oidhche trocair do Mhic agus a thiodhlaicean. Amen. *Ar n-Athair*, &c.

IV. *Ios air a thairgse san teampull.*

ANNS an rùn dhiomhair so thugamaid fo-near, guna thairg an Oigh bheannaichte Moire, air latha a glanaidh air reir an lagha, an leanabh naomh Ios anns an teampull; far an tug naomh Simeon taing do Dhia gu ro-chrabhach, sa ghabh e air a ghairdeanan e. *Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid Urnaigh.*

O MHATHAIR bheannaichte, a sgathain agus a bheus na h-umhlachd, a thairg san teampull Cruthadair an t-saoghail, faigh dhuinne led mhaoidhean air do Mhac gaolach, spionnadh agus càil, mar bh'aig Simeon agus a bhan-fhaidh Anna, gu cliu agus moladh a thoirt dha gu siorruidh. Amen.

V. *Fhuaras Iosa Criosta san teampull.*

ANNS an rún dhiomhair so tha e ri fhaicinn, gun d' fhuair an Oigh bheannaichte Moire, an dèigh sireadh thri latha le bròn, a Mac gaolach, a chaill i gu neochiontach san teampull, am miadhon nan ollamh a reusanachadh riu na dhà bhliadhn-dhiag a dh'aois. *Ar n-Athair*, &c.

*Dianamaid Urnaigh.*

OIGH naomh is mua a dh' fhuilig na na mairtirean fhein, an dèigh sin a tha ad threise 's ad chomhfhurtachd do thruaghain; as a mhiad sa rinn thu dh' fhaoilteachas rid Mhac ionmhuinn fhaotainn san teampull, am measg nan ard luchd-faghluim a reusanachadh riu; faigh dhuinne bhuaithe na grasan a bheir oirnne

a shireadh, agus a shealbhachadh anns an Eaglais naoimh Chaitlicich, ann an doigh's nach teid ar sgaradh bhuaithe a chaoidh. Amen.

*Fàilt Mhoire.*

FAILT air Bànrinn gun choimeas Mathair na trocair, ar Beatha, ar Sòlas Friamh ar dochais. Riutsa tha sinn a togail ar guth, sliochd seachranach Ebha. Riutsa tha ar glaodh, a caoidh sa g-acain ann an gleann so nan diar. Thoir ma-ta, Iuchair nan gras, suil fhial air na feumaich: agus an dèigh dhuinn a chèin thìr so threigsinn, fiach dhuinn, a Gheug oirdheirc, do thoradh Iosa Criosta; amhail biodh, ô Mhathair chaoin chairdeil naomh.

V. Guidh air ar son, a naomh Mhathair Dhé.

R. Los gun toill sinn gealtanas Chriosta.

*Dianamaid Urnaigh.*

O DHIA, a cheannaich còir dhuìnn air duais shiorruidh le beatha, bàs us aiseirigh t'aona Mhic ionmhuinn: thugas duinn, a tha leughadh agus a beachdachadh air na rùin diomhair a tha san urnaigh so, gun lean sinn an seoladh, 's gum faigh

sinn an gealltanas: tro Iosa Chriost ar Tighearna. Amen.

## AN DARNA EARRANN.

*Na coig* Rùin Dhòruinneach, *rin cantainn h-uile* Di-mairt*'s* Di-haoine; *agus air* Di-dònaich *sa* Charghus.

I. Run. *Urnaigh us Fallus fala Chriosta sa Ghàradh.*

Seallamaid anns an rùn dhiomhair so, mar bha Iosa Criosta ar Tighearna, fo dhòruinn cho trom ann an gàradh Gheth-semane, 's gun robh fallus fala a fàsgadh ro choluinn naoimh, agus a struthadh gu frasach gu làr. *Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid Urnaigh.*

OIGH is mua naomhachd, a dh' fhairich dòruinn thar mairtir ri linn do Mhic a bhith g-urnaigh gu cruaidh, 's gu cràit-each anns a ghàradh; deonaich dhuinn comhnadh t'eadar-ghuidhe, los gun cuir sinn ar n-ana-miannan fo sthrèin reusain, agus gun aontaich, us gun striochd sinn do thoil Dé. Amen.

### II. *Sgiursadh Ios aig a phosta.*

Tha e ri fhaicinn anns an rùn dhiomhair so, gun deach Iosa Criost ar Tighearna a sgiursadh gu goirt aig a phosta aig tigh Philait, a faighinn tuille us coig mile stràchd, air reir 's mar chaidh a shoilleireachadh do bhan-naoimh Bhridget. *Ar n-Athair*, &c.

### *Dianamaid Urnaigh.*

O MHATHAIR Dhé, a shamhla naoimh na faighidin, as leth a sgiursaidh ghoirt a dheonaich do Mhac gradhach fhulang; faigh dhuinn na grasan a chuireas casg air mi-rian ar ceudan corporra, agus a ghearras bhuainn ceann-aobhair gach peacaidh. Amen.

### III. *Crùn droighinn air a chur air ceann Chriost.*

Gabhamaid beachd anns an rùn dhiomhair so, mar a ghabh an sluagh gun iochd gun bhàigh an droigheann giar, agus an dèis fleasg a dhianamh dheth, sparr iad e gun ăthadh air ceann beannaichte Iosa Criost ar Tighearna. Amen. *Ar n-Athair*, &c.

*Dianamaid urnaigh.*

O MHATHAIR prionnsa agus righ na glorach siorruidh, as leth nan drisean piantail a riab ceann do Mhic ionmhuinn le mile lot, thugas duinn, tha sinn a guidh ort, le eifeachd t' eadarghuidhe, a bhith saor anns a bheathasa bho uaill, agus latha bhreitheanais bho nàire a pheacaidh. Amen.

IV. *Ios a giùlan na Croise.*

ANNS an run dhiomhair so thugamaid fo-near guna ghiùlain Iosa Criost ar Tighearn a chrois, a chuireadh air a ghuaillean creuchdach; agus gun d' iomraich e i cuideachd le mor fhaighidin air a thruimid 's gun robh i, 's air a mhiad 's gun robh a tàir. *Ar n-Athair,* &c.

*Dianamaid urnaigh.*

O MHATHAIR bheannaichte, shamhla na faighidin, as leth peine giùlain na croise led Mhac gaolach Iosa Criost ar Tighearna, agus eallach bu truime na sin ar peacannan, coisinn le eifeachd t' urnaigh misneach agus càil dhuinne gu cheuman a leanail, agus ar crois iomrachadh gu faighidneach gu deireadh ar laithean.

### V. *Ios air a cheusadh.*

Tha e ri smaoineachadh anns an rùn dhiomhair so, nach luaithe a rainig ar Slànair Iosa Criosta Monadh Chalbhari, na chaidh aodach a spìonadh dheth, agus a lamhan sa chasan naomh a thairngeadh gu teann us gu piantail ri fiodh na croise ann am fianuis a Mhathar bronaich. *Ar n-Athair*, &c.

*Dianamaid urnaigh.*

O MHOIRE naomh, a Mhathair Dhé, gum b' ann mar a bha do Mhac ionmhuinn air a ruighe air a chrois air ar son, a bhios gach teud us buaidh unnainn air an ruighe gu teann, a cur a sheirbhis naoimh air adhart, 'sa gabhail truais ri dhòruinn. Gum b' ann mar sin a bhios le d' eadar-ghuidhe, ó Mhathair naomh, los gun coisinn sinn sabhaladh siorruidh dhuinn fhein. Amen.

## AN TREAS EARRANN.

*Na Coig* Rùin Ghlormhor, rin *cantainn h-uile* Di-ciaduin 's Di-sathuirn ; *agus air* Di-dònaich *bho* Chaisg *gus an* Aidbhen.

I. Run, *Aiseirigh Chriosta.*

Faicemid anns an rùn dhiomhair so, gun d' eirich ar Tighearna Iosa Criosta gu cumhachdach, 's gu glormhor air an treas latha bho bhàs gu beatha, 's gu bheil e á so suas os cionn gath a bhàis, us guin peine. *Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid urnaigh.*

O MHOIRE ghlormhor, as leth t'aighir us do shòlais ri linn aiseirigh glormhoir t'aona Mhic, coisinn dhuinn, tha sinn a guidh ort, nach bi ar cridheachan á so suas a g-iarraidh gu toileachadh breige saoghalta, ach an geall an cònuidh air aoibhneas bunailteach buan fhlathanais. Amen.

II. *Deasghabhail Iosa Criosta.*

Gabhamaid beachd anns an rùn dhiomhair so, gun deach ar Slànair Iosa Criost, an ceann dà fhichead là an dèis aiseirigh, suas gu nèamh, air a chuairteachadh leis na h-ainglean, ann an lathair a Mhathar naoimh, nan Ostal agus nan deisicobul, a bha g-amharc air le moran ioghnaidh. *Ar n-Athair, &c.*

*Dianamaid urnaigh.*

O MHATHAIR Dhé, comhfhurtachd nan uireasach, gum b'ann mar a thog Mac do ghaoil a lamhan, agus a bheannaich e Ostail naomha, a thogas tusa do lamhan beannaichte, rid Mhac as ar leth, air chor 's gum faigh sinn mar aon beannachd a Mhic agus na Mathar, gu stà dhuinn a bhos us thall. *Ar n-Athair,* &c.

III. *Teachd an Spioraid Naoimh air na h-Ostail.*

Tha e ri smaoineachadh anns an rùn dhiomhair so, gun do chuir Iosa Criosta an dèigh dha suidhe air laimh dheis Dé, an Spiorad Naoimh a nuas air na h-Ostail, mar a gheall e; agus iad san àm maille ri Moire ann am baile Ierusalem ri urnaigh us ri crabhadh gu dìan, a feitheamh ri tighinn an Spioraid Naoimh an Comhfhurtair. *Ar n-Athair,* &c.

*Dianamaid urnaigh.*

O MHATHAIR bheannaichte, a theampuill an Spioraid Naoimh, coisinn dhuinne le cumhachd t' achanaich, gum bi sinn air ar stiuradh leis a chomhfhurtair

sin, a thug do Mhac gaolach dha chuid Ostail, agus gum bi sinn air ar treorachadh leis air an t-slighe dhirich do fhlathanais, agus air ceuman gach subhaile us dea-ghriomh.

IV. *An Oigh bheannaichte a gabhail seilbh am flathanas.*

Tuigemid anns an rùn dhiomhair so, gun deach an Oigh ghlormhor Moire, an ceann dà-bhliadhn-dhiag an deigh aiseirigh a Mic, suas do fhlathanas as an t-saoghalsa le urram mor agus gloir, air a cuairteachadh le feachdan aingeal. *Ar n-Athair,* &c.

*Dianamaid urnaigh.*

OIGH a mhor ghliocais, a lion, a dol a stigh do thalla glormhor nam flathas, na naoimh 's na h-ainglean le sòlas, agus sinne le dochas; deonaich seasamh air ar oul aig uair a bhàis, air chor 's gun toir sinn buaidh air innleachdan, us buairidh an droch spioraid, agus gum bi ar n-aiseag bho thìm gu siorrachd làn sonais us aoibhneis gun chrich. Amen.

V. *Crùnadh na h-Oighe Moire.*

Thugamaid fo-near anns an rùn dhiomhair so, gun do chuir am Mac cumhachdach, an lathair co-thionail ait nan naomh 's nan aingeal, crùn na glorach a b' aillidh 's bu ghile air ceann na h-Oighe beannaichte Moire Mathar Dhé. *Ar n-Athair*, &c.

*Dianamaid urnaigh.*

O BHANRINN nan uile naomh, si ar n-achanaich riut, gun gabhadh tu bhuainn an crabhadh so, mar fhleasg taitneach ad shùilean; agus thugas duinn bho bhrigh t' achanaich, gum bi ar dèidh air t'fhaicinn ad ghloir, mar theine air a lasadh nar cridhe cho dìan, 's nach gabh e cur as, na isleachadh, gus am fiach e dhuinn do ghloir ann am flathanas. Amen.

*Tha* Fàilt Mhoire *ri chantainn a rithsid an so*, (214.)

*Agus* Labhair an t-Aingeal, &c. (15.)

# FREAGAIRT NA H-AIFRINN.

*Na biodh an leabhar Aifrinn agus tu fein, a Chleirich, air an aon taobh de 'n altair. Ach, nuair a bhios an leabhar air an darna taobh, bi thusa air an taobh eile. Agus air reir sin tòisich ri freagairt air laimh chlì an t-sagairt.*

Sagart. Introibo ad altaire Dei.

Cleireach. Ad Deum qui lætificat jeventutem meam.

S. Judica me Deus, et discerne causam meam; de gente non sancta, ab homine iniquo et doloso erue me.

C. Quia tu es Deus fortitudo mea; quare me repulisti, et quare tristis incedo dum affligit me inimicus?

S. Emitte lucem tuam, et veritatem tuam, ipsa me deduxerunt, et adduxerunt in montem sanctum tuum, et in tabernacula tua.

C. Introibo ad altare Dei; ad Deum qui lætificat juventutem meam.

S. Confitebor tibi in cithara, Deus, Deus meus; quare tristis es anima mea, et quare conturbas me?

C. Spera in Deo, quoniam adhuc confitebor illi, salutare vultus mei, et Deus meus.

S. Gloria Patri, et Filio, et Spiritui sancto.

C. Sicut erat in principo, et nunc, et semper, et in sæcula sæculorum. Amen.

S. Introibo ad altare Dei.

C. Ad Deum qui lætificat juventutem meam.

S. Adjutorium nostrum in nomine domini.

C. Qui fecit cœlum et tearam.

S. Confiteor Deo, &c.

C. Misereatur tui omnipotens Deus, et dimissis peccatis tuis, perducat te ad vitam æternam.

S. Amen.

C. Confiteor Deo omnipotenti beatæ Mariæ semper Virgini, beato Michaeli Archangelo, beato Joanni Baptistæ, sanctis Apostolis, Petro et Paulo, omnibus sanctis, et tibi Pater, quia peccavi nimis cogitatione, verbo et opere (*buail t' uchd tri uairean a g-radh*) mea culpa, mea culpa, mea maxima culpa. Ideo precor beatam Mariam semper Virginem, beatum Michaelum Archangelum, beatum Joannem Baptistam, sanctos Apostolos Petrum et Paulum, omnes sanctos, et te Pater, orare pro me ad Dominum Deum nostrum.

S. Misereatur vestri, &c.
C. Amen.
S. Indulgentiam, absolutionem, &c.
C. Amen.
S. Deus tu conversus, &c.
C. Et plebs tua lætabitur in te.
S. Ostende nobis Domine misericordiam tuam.
C. Et salutare tuum da nobis.
S. Domine exaudi orationem meam.
C. Et clamor meus ad te veniat.
S. Dominus vobiscum.
C. Et cum spiritu tuo.
S. Kyrie Eleison.
C. Kyrie Eleison.
S. Kyrie Eleison.
C. Christe Eleison.
S. Christe Eleison.
C. Christe Eleison.
S. Kyrie Eleison.
C. Kyrie Eleison.
S. Kyrie Eleison.
S. Dominus vobiscum.
C. Et cum spiritu tuo. *Ma their e;* Flectamus genua, *abair*, Levate.

Nuair a sguireas leughadh na Litreach, abair: *Deo Gratias.* Agus beagan an deigh sin, atharraich an leabhar, a toirt modha do'n altair anns

an dol seachad le cromadh beag thoirt air do cheann. An onair chiadna thoir do dh' ainm Iosa nuair a chluinneas tu e ; agus do thoiseach us deireadh an t-Soisgeil.

S. Dominus vobiscum.

C. Et cum spiritu tuo.

S. Sequentia sancti Evangelii, &c.

C. Gloria tibi Domine.

Nuair a sguireas an Soisgeul, abair *Laus tibi Christe.* Nuair a chi thu a chailis ga rusgadh, glac am fion ann ad laimh dheis agus an t-uisge ad laimh chli. Agus cho luath agus a bheir thu seachad am fion, glac an t-uisge ad laimh dheis, agus beir air an fhion bhon t-sagart ad laimh chli ; an dèigh an t-uisge agus an fion a chur seachad, fill air oisinn na h-altrach an t-anart beag a tha 'n sin gu meoir an t-sagairt a thiormachadh ; agus nuair a ni thu sin, doirt uisge air meoir a phears-eaglais agus theirig a rithisd air do ghlun far an robh thu roimhe.

S. Orate fratres.

C. Suscipiat Dominus sacrificium de manibus tuis ad laudem et gloriam nominis sui, ad utilitatem quoque nostram, totiusque Ecclesiæ suæ sanctæ.

S. Per omnia sæcula sæculorum.

C. Amen.

S. Dominus vobiscum.

C. Et cum spiritu tuo.

S. Sursum corda.

C. Habemus ad Dominum.
S. Gratias agamus Domino Deo nostro.
C. Dignum et justum est.

Nuair a chluinneas tu : *Sanctus, sanctus, sanctus,* buail an clag. Buail a rithisd e nuair a chi thu an sagart a sgaoileadh a lamhan air uachdar na cailis.

Seinn e an treas uair an àm togail an arain agus na cailis, 's tu air do ghlùn lamh ris an t-sagart, a togail iochdar na *chasubuil* no'n eididh uachdaraich led laimh chlì, agus pog e an àm a leigeil as. Agus uair sa bith a bhios tu an dèigh so a dol seachad air an altair, theirig air do ghlùn a thoirt onair do'n t-sacramaid.

S. Per omnia sæcula sæculorum.
C. Amen.
S. Et ne nos inducas in tentationem.
C. Sed libera nos a mola
S. Per omnia sæcula sæculorum.
C. Amen.
S. Pax Domini sit semper vobiscum.
C. Et cum spiritu tuo.

Cho luath sa chi thu gun do ghabh an sagart a chomaine, eirich a thoirt fiona agus uisge dha mar thug thu roimhe, 'S ma tha luchd-comaine ann, gabh a *Chonfiteor* air an son; sgaoil air am bialaobh tubhailte na comaine ; atharraich an leabhar gu ceann eile na h-altarach ; agus an sin tog an tubhailte bho'n luchd-comaine, agus theirig gus an t-àite an robh thu roimhe.

S. Dominus vobiscum.

C. Et cum spiritu tuo.

S. Per omnia sæcula sæculorum.

C. Amen.

S. Dominus vobiscum.

C. Et cum spiritu tuo.

S. Ite, missa est, *no* Benedicamus Domino.

C. Deo gratias.

Nuair a bhios an aifrionn air-son nam marbh.

S. Requiescant in pace.

C. Amen.

Ma dh' fhagar an leabhar fosgailte, na dian dearmad air atharrachadh, agus anns an dol seachad theirig air do ghlùn air bialaobh a phears-eaglais gus a bheannachd fhaighinn comhla ri cach.

S. Pater, et Filius, et Spiritus Sanctus.

C. Amen.

S. Dominus vobiscum.

C. Et cum spiritu tuo.

S. Initium, *no* Sequentia sancti Evangelii, &c.

C. Gloria tibi, Domine.

Nuair a sguireas e, abair; *Deo gratias.*

An sin cuir as na coinnlean, us paisg gach nì gu curamach.

---

INNERNIS:

CLO-BHUAILTE AIG OFIG AN TEACHDAIRE.